# EACHDRAIDHEAN-BEATHA
NAN
ALBANNACH IOMRAITEACH UD:

# UILLEAM UALLAS,
# IAIN KNOX
AGUS
# ROB RUADH.

LE
LACHLANN MAC GILL-EATHAIN
NACH MAIREANN.

FO LÀIMH
CHALUIM MHIC PHÀRLAIN.

AONGHAS MAC AOIDH, LEABHAR-REICEADAIR,
43 MURRAY PLACE, STRUIBHLE,
1912.

# AN CLAR-AMAIS




# UILLEAM UALLAS

# BEATHA AGUS EUCHDAN AN RIDIRE UILLEAM UALLAS.

" Có 'n t-Albannach nach téid air bhoil,
'S nach téid an fhuil 'na chliabh air ghoil,
Mar bhuinne reabhairt 'dol troimh chaol,
A chluinneas ainm—sàr ainm—an laoich ! "

BU mhac Sir Uilleam do Shir Maol-Chalum Uallas agus do nighinn do Shir Raoghnall Crawford. Rugadh e am Baile Ionbhar-Air, ri linn Righ Alasdair III. Chaidh an rìgh so a mharbhadh le leagadh a bhàrr eich anns a' bhliadhna 1286, a' fàgail na rìoghachd aig leanabh de nighinn, ogha dha, agus nach b' fhada mhair beò.

### Albainn an cruaidh-chàs.

Bha nis an rìoghachd gun oighre, agus thòisich Baliol agus Brus ri streap ris a' chrùn ; agus o nach robh e coltach gu'n còrdadh iad, leig iad a' chùis gu ràdh Eideird I. rìgh Shasuinn. An uair a chunnaic rìgh Shasuinn mar bha, is e a smuainich e : gu'n glacadh e crùn na h-Albann dha féin, agus gu'n cuireadh e Albainn uile fo chìs—gu'n deanadh e tràillean de ar sìnnsearan. Is ann mar sin a bha. Chuir e armailt mhór a nuas á Sasunn, agus thug iad buaidh air Baliol, no Righ Iain mar theirteadh ris, aig Dun-bàir.

Bha a nis Albainn làn de shaighdearan Sasunnach, ag itheadh 's ag òl is a' raoiteireachd, ri sgeig, is ri tarcuis,

is ri fòirneart air fireann 's air boireann, air saor 's air daor.

### Mar mhosgail spiorad na saorsa an Uallas.

Bha Uallas aig an àm a' fuireach an Cill-spindi an siorramachd Pheirt, agus e 'na fhiùran àluinn òg. Beagan 'na dhéidh so chaidh e do bhaile Dhun-dè do 'n sgoil. Air do mhac Sasunnaich mhóir tàmailt a thoirt dà, aon là, chuir e an ceann deth le 'chlaidheamh féin. B' éiginn teicheadh. Lean an tòir e gus am fac iad e a' dol a steach do thigh air an rathad. Dh'innis Uallas do bhean-an-tighe mar bha; agus a thiota bha e an aodach boireannaich le 'chuigeal 'na chrios; agus có 'sheinneadh an duanag 's a chuireadh car 'san fhearsaid coltach ris-san! Thàinig an tòir; agus dh'fhalbh mar thàinig. An la-arna-mhàireach chaidh Uallas gu bràthair-athar dha, a bha dlùth do Struibhle, gus, an ceann ùine, an d' thàinig a mhàthair g'a thoirt dachaidh; ach mu'n do ràinig iad Ellerslie mhortadh 'athair agus a bhràthair a bu shine leis na Sasunnaich. Cha d' thubhairt Uallas a bheag; ach bha a thosd mar am fèath a thig roimh 'n mharcachd-shìne, nuair chumas Nàdur a h-anail le gioraig roimh ghruaim nan dùilean. Bhóidich e aicheamhail—bhóidich e gu'n tugadh e am mach éiric 'athar agus a bhràthar; air-neò gu'n tuiteadh e 'sa chaonnaig. Dh' at a chridhe, leum a chuisle, ri bhi a' faicinn nan Sasunnach gach là, cha b' e a mhàin a' dèanamh tom-coin de na h-Albannaich, ach 'gam mort is 'gam marbhadh air son

fealla-dhà. Co-dhiùbh, chunnaic e gu'm b' e an gliocas da tigh Chrawford, a sheanair, fhàgail 'san àm, agus e féin fhalach an tigh bhràthair-athar, Sir Roibeart Uallas an Riccarton, baile beag mar mhìle do Chill-Ma-Earnaig. Là de na làithean chaidh Uallas a dh'iasgach gu uisge Irbhinn. Có a chaidh seachad, air a thurus do Ghlascho, ach Moraire Percy, fear-ionaid rìgh Shasuinn, agus a fhreiceadan-coimheadachd. Chaidh am Moraire seachad ; ach a' chóignear mu dheireadh d' a bhuidhinn, thuirt iad riu féin gu'n spùilleadh iad an t-iasgair. Chaidh iad a thaobh chuige, agus thubhairt iad ris : " Thoir an so na mharbh thu, bhalaich."

Ars esan : " Bheir mi dhuibh dà thrian diubh."

" Dà thrian diubh, a mhadaidh Albannaich," ars iadsan, agus iad a' sgobadh leò gach ceann a ghlac e. Tharruing Uallas an t-slat-iasgaich, agus le aon bhuille bha fear dhiubh 's a chasan góbhlach os a chionn. Thug e de 'n fhear sin an claidheamh, agus an cóig mionaidean bha dithis eile dhiubh a' brùchdadh fala anns a' ghainmhich. Chuir dithis diubh spuir ri 'n eich, agus dh' innis iad do Mhoraire Percy mar thachair; ach ghabh esan a leithid de thàmailt gu'm faigheadh aon Albannach a rugadh a' chuid a b' fhèarr de chóignear Shasunnach, 's nach tilleadh e a thoirt am mach an éiric. Coma ; chaidh Uallas dachaidh air a shocair, le chuid éisg, le chlaidheamh 's le each meanmnach an t-aon, e féin 's a ghille.

Beagan 'na dhéidh so bha faidhir am Baile Ionbhar-Air. Bha fios aig Uallas gu'm biodh na Sasunnaich an

so a' deanamh fòirneirt air na h-Albannaich mar a b'àbhaist ; agus chaidh e chum na faidhreach an riochd duine chumanta. Am measg chleasan eile bha buamastair mór de Shasunnach air a' mhachair, a bha a' toirt cuiridh do gach Albannach, air son an uiread so de airgead a phàigheadh, buille de bhata a thoirt dà air an dronnaig le 'uile neart. Bha iomadh fear a' pàigheadh, ach cha robh a h-aon a' toirt aideachaidh air a' bhuamastair. Chunnaic Uallas an cleas le toil-inntinn. Coltach ri càch phàigh e 'airgead. Ghlac e am bata, agus a dh' aon bhuille ghèarr e an Sasunnach 'na dhà leth. Leum na Sasunnaich a bha an làthair gu greim a dheanamh air Uallas agus a mhort. A cheud fhear a thàinig, fhuair e a chlaigeann a sgoltadh leis a' cheart bhata. Tharruing Uallas a nis a chlaidheamh a bha am falach fo chirb a chleòca ; agus mu 'n robh fios aca c'àit' an robh iad bha cóignear eile marbh air an làr. Chunnaic e a nis nach robh e soirbh fuireach na b' fhaide; dh' èalaidh e troimh mheadhon na cuideachd, agus, a thiota, bha e an glaic a dhìollaid, agus beireadh air có 's urrainn ! Ach, mo chreach, cha robh Uallas cho fortanach 'san ath iorghuill.

**Uallas an sàs.**

Aon là, am Baile Ionbhar-Air chunnaic e maor Mhoraire Percy a' toirt tàmailt do ghille an t-Siorraim, agus a' toirt uaidh, a dheòin no dh' aindeoin, na ceannaich e air son a mhaighstir. Chaidh Uallas anns an eadraiginn ; ach an uair a chunnaic an Sasunnach

gu'n robh de dhànachd aig Albannach a rugadh a theanga a ghluasad ris-san, thug e spreadhadh de 'n bhata dhà mu 'n dà shlinnean.

"Gabh thusa sin, a choin," ars esan.

Tharruing Uallas a bhiodag, agus chuir e troimh 'n t-Sasunnach i o thaobh gu taobh, agus dh' fhàg e an sud e. Bha Sasunnaich fo 'n armaibh a' faireadh a' bhaile. An uair a chunnaic iad mar thachair chruinnich iad mu'n cuairt de Uallas ; ach bha esan 'gan gearradh sìos leis gach buille mar gu'm biodh buachaille a' cur nan ceann bhàrr ghìogan, gus, mu dheireadh, an d' rinn a chlaidheamh dà leth, agus am b' éiginn strìocadh. Chaidh a nis a chur an iarainn anns a' chaisteal, a' feitheamh ri bàs cràidhteach ; ach nuair thàinig an là, cha mhór nach robh e marbh le cion bìdh is dibhe. An uair a chunnaic iad so thilg iad thar a' bhalla e ; ach mar bha am fortan an dàn thuit e air dùn aolaich. An uair a chual a mhuime so chaidh i agus ghuidh i as leth Dhé a chorp a thoirt dhith. Fhuair i so ; agus, a thiota, fhuair i cairt agus thug i a chorp dachaidh d' a tigh, agus an ceann beagan ùine thug i beò e.

### Uallas saor a rithis.

Cha luaithe dh' fhairich ar laoch e féin a' fàs làidir, na smuainich e gu'm bu mhithich togail air an aghaidh nàimhdean a dhùthcha. Chunnaic e lann lìomha an crochadh an cùil an tigh a mhuime. Ghlac e an claidheamh. Chunnaic e gu'n robh a' chruaidh air a deagh

fhoinneachadh. Dh' fhàg e beannachd aig a mhuime agus thug e aghaidh air Riccarton. Air an rathad choinnich e ridire Sasunnach d' am b' ainm Longcastle, agus a dhithis ghillean. Nuair chunnaic Uallas iad chaidh e ceum a bhàrr an rathaid gu'n seachnadh ; ach lean iadsan e, ag ràdh gu'm b' éiginn gu'm bu mhèirleach e.

" Leigibh as mi, a dhaoin-uaisle," ars esan ; " cha'n eil mi ach an droch shlàinte."

" Cha leig," ars an ridire, 's e tighinn a bhàrr 'eich gus a ghlacadh ; " feumaidh tu tighinn leamsa mar phrìosanach."

Tharruing Uallas a chlaidheamh à truaill agus thug e bruideadh dha a leig a mhionach m'a chasan. Leum na gillean a thoirt am mach éiric, ach cha b' fhada gus an robh an cinn an sud is an cuirp an so. Chuir e air armachd an ridire, agus cha b' e an t-òr cuid a bu mhiosa dhith. Leum e air muin eich, agus air aghaidh ghabh e.

### Uallas air ceann luchd-leanmhuinn.

Fhuair Uallas a nis buidheann bheag de dhaoine taghte a ghiùlan a bhrataich, agus a mhionnaich gu'n leanadh iad e troimh gach cunnart. Chaidh iad 'nan armaibh agus dh' fhalaich iad iad féin an coille mhóir dlùth do Loudon a' feitheamh ri fàth fhaotainn air na Sasunnaich.

An ceann beagan làithean fhuair Uallas am mach gu'n robh Fenwick, a' cheart fhear a mharbh 'athair agus a

bhràthair a' tighinn a' mèarsadh o Chathair-leòil gu Ionbhar-Air le treallaich-feachd. Dh' at a chridhe. Chuir e a dhaoine an òrdugh. Choinnich iad na Sasunnaich am bealach cumhang mar dhìreas neach an sliabh. Thòisich an iomairt ; agus ged nach robh aig Uallas ach lethcheud fear an aghaidh dlùth air dà cheud, a' chuid nach do mharbh iad, theich iad agus thug Uallas leis a' chreach do 'n choille.

Bha a leithid de eagal air Sasunn a nis roimh Uallas is gu'n do rinn iad sìth ri Sir Raoghnall Crawford, bràthair a mhàthar ; ach cha b' fhada sheas i ; oir air do Uallas a bhi le dithis ghillean aon là a' marcachd gun umhail, rinn cóignear Shasunnach suas ris, a bha a' tighinn á Glascho le òr agus le usgraichean a bhuineadh do Phercy. Bho 'n bha an eich féin air an sàrachadh, falbhar agus beirear a thrì eich o Uallas. Ruith Uallas gu bràthair a mhàthar. Dh' innis e gu'n deachaidh an t-sìth a bhriseadh. Mach a thug e an déidh nan Sasunnach. Beirear orra ; marbhar triùir dhiubh le 'làimh féin, agus a ghillean an dithis eile. Thug e leis a' chreach, agus thug e féin agus a dhaoine monaidhean Earra-Ghàidheal orra.

Air allaban o choille gu coille, thàinig Uallas agus a dhaoine mu dheireadh gu Gargunnock, gearasdan a bha làn de Shasunnaich. Chuir e dithis d' a dhaoine, air feadh na h-oidhche, a dh' fheuchainn an robh bealach idir air am faighteadh fàth. Thill an dithis làn misnich. Dh' fhalbh Uallas agus a dhaoine. Mharbh iad a h-uile mac màthar, agus ghlac iad an gearasdan ; ach

leig iad leis na mnathan falbh mu chùl an gnothuich gun bheanailt do riob de fhalt an cinn.

### A' cheud bhlàr a chuir Uallas.

Bha barail mhath aig Uallas dé a thigeadh 'na dhéidh so. Uime sin, chaidh e do choille Mhethven, mar bheagan mhìltean do bhaile-mór Pheirt. Bha a nis móran ag éirigh leis. Am measg na dhruid suas r'a mheirghe bha Eireannach foghainteach d' am b' ainm Steaphan—saighdear dìleas, cho làidir ri triùir. Smuainich Uallas gu'n tugadh e dhàsan ceannas air an arm agus gu'n rachadh e féin agus dusan no dhà do bhaile Pheirt a bha fo chìs aig na Sasunnaich. An uair a ràinig iad geat a' bhaile cha'n fhaigheadh iad a stigh gun fhios a chur air a' Phrobhaist. Thàinig am Probhaist, agus an uair a chunnaic e duine mór, àrd, làidir, dh' fharraid e am b' Albannaich iad. Thubhairt Uallas gu'm b' eadh ; agus co aca b' eadh no nach b'eadh, an àm sìth, nach robh reusan air son neach a chumail am mach.

" Tha thu ceart," thubhairt am Probhaist ; " ach tha fear Uallas a' dèanamh a leithid de mhilleadh am measg nan Sasunnach is gu'm feum sinn a bhi air ar faicill. Có thusa ? C' ainm a their mi riut ? "

" Is e m' ainm-sa," arsa Uallas " Uilleam Mac Mhaolcholum. Is deasaich sinn gu léir, ag iarraidh oibre."

Chunnaic Uallas nach robh feum feuchainn ri Peirt a thoirt am mach ; ach, coma co-dhiùbh, chual e gu'n robh an Sasunnach brùideil Sir Seumas Butler 'sa

bhaile, agus ri dol dachaidh an là no dhà gu Caisteal Chinn-a'-chlamhain. Am mach ghabh Uallas. Sheinn e an fhìdeag. Chruinnich a dhaoine. Rinn iad feall-fhalach ri taobh an rathaid ; agus an uair a thàinig Sir Seumas, leum iad air agus mharbh iad e féin agus còrr agus trì fichead fear. A' chuid eile : theich iad do 'n chaisteal ; ach ma theich bha Uallas air an sàil. Ghlac agus chreach e an caisteal, agus an sin chuir e sop teine ris.

An uair a chuala Sir Iain mac Shir Seumas, gu'n deachaidh 'athair a mharbhadh, am mach thug e air ceann mìle fear an tòir air Uallas. Ràinig iad a' choille. Cha robh aig Uallas ach fichead fear-saighde ; ach aig Sir Iain bha seachd fichead a thuilleadh air tri fichead fear-sleagha. Ghlac Uallas a thargaid agus a bhogha—bogha nach lùbadh neach an Albainn ach e féin—agus leis a' cheud shaighid leag e Sasunnach. Thug so fras shaighdean o na Sasunnaich, a leòn móran de na h-Albannaich, agus am measg chàich Uallas e féin. An uair a chunnaic e so dh'òrduich e d' a dhaoine an saighdean a chur 'nam builg agus an claidheamh-mór 's an t-sleagh fheuchainn doibh. Leum iad a nis air an nàmhaid, 'gan gearradh sìos mar ghìogain roimh bhat a' bhuachaille. Mu 'n àm so thàinig tri cheud fear fuar fo cheannas fir de 'n ainm Lorn, a chuideachadh an nàmhaid. An uair a chunnaic Uallas so thuirt e r'a dhaoine : " Deanamaid air na cinn-fheadhna, agus cuireamaid as doibh-san ; air neò chaill sinn an latha agus ar beatha." Cha bu luaithe thubhairt na rinn. Leum iad troimh bhalla an

nàmhaid gus an do ràinig iad na cinn-fheadhna. Fhuair Sir Iain agus Lorn an onoir tuiteam fo chud-trom claidheamh-mór Uallais. An uair a chunnaic na Sasunnaich mar thachair, thionail iad gus an cinn a chur ri chéile a dh' fheuchainn ciod e a dhèanadh iad. An uair a chunnaic Uallas so, am mach ghabh e féin agus a dhaoine air taobh tuath na coille, agus thugar coille eile orra. Lean na Sasunnaich ; ach cha robh fios aca c' àit' an robh iad a' dol. Fhuair iad cuirp an dà chinn-fheachd, Butler agus Lorn ; ach an òr agus an eich cha robh fios c' àit' an robh iad. Cha robh aig na Sasunnaich ach tilleadh do Pheirt, 's an earball 'nan gobhal ; agus ma bha biùthas a' cheatharnaich Uallas mór roimhe so, bha e a nis uamharra.

**Uallas an riochd manaich.**

Latha no dhà 'na dhéidh so thug Uallas a laoich do choille eile dlùth do Pheirt. Am fad 's a bha iad an so bha a ghnàths aige féin dol an dràsd agus a rithist do 'n bhaile an riochd manaich a dh' fheuchainn ciod è a chitheadh no a chluinneadh e. Latha de na làithean chunnaic cuideiginn e a chuir amharus air air son a mheudachd a bha ana-cuimseach; agus thug e fairbhean-adh do 'n cheann-fheachd. An ath là a thàinig am manach mór, bha cearcall shaighdearan a thiota mu 'n cuairt de 'n tigh do 'n deachaidh e steach. Chaidh so ìnnseadh do Uallas. Chuir e air a thiota aodach boireannaich. Chaidh e am mach agus thuirt e ris na Sasunnaich gu'n robh am fear a bha iad ag iarraidh,

Uallas, air a ghlasadh 'na leithid so de sheòmar. A steach leum dusan no dhà, is brisear an dorus, is othail orra gu'n d' fhuair iad an nàmhaid ; ach bha an nàmhaid mu 'n àm leth-mhìle mach as a' bhaile. Coma, lean dithis shaighdearan e a shaoil leo féin gu'n robh am boireannach so neo-chumanta mór agus duineil coltas. B' fhèarr dhoibh fuireach aig baile ; oir cha luaithe fhuair Uallas iad am mach o 'n bhaile na thionndaidh e orra agus, le chlaidheamh beag a bha falaichte fo 'chirb, sguids e na cinn diubh.

Thòisich a nis móran de mhaithean na h-Albann ri nàire a ghabhail gu'n do leig iad le Uallas agus le bhuidhinn bhig còir agus aobhar an dùthcha a sheasamh cho fada 'na aonar. Theannaich iad a nis m'a bhrataich 'nan ceudan. Am measg chàich bha an sgoilear àrd, Blàir, agus fiùran gaisgeil, mac do Shir Iain Greumach.

**Blàr eile a chuir Uallas.**

Bha cairtealan an airm Shasunnaich a nis aig Lochmabain fo cheannas fir d' am b' ainm Clifford. Chaidh Uallas aon là an riochd duine bhochd do 'n champ, agus air dà Clifford fhaicinn a' deanamh tàir air fear-dùthcha agus a' toirt maslaidh dha, tharruing e a chlaidheamh dìleas stàilinn agus chuir e troimh a chridhe e. Cha luaithe thàinig so gu cluasan a' champa na shéid iad an trombaid a chum catha. Ruith Uallas a chum a dhaoine, a dh' ìnnseadh mar rinn e. Thug e òrdugh dhoibh an còmhnard fhàgail agus iad féin a chur an òrdugh anns a' choille a bu tiuighe. Cha b' fhada gus an

d' thàinig an nàmhaid. B' e Blàir, caraid Uallais, a' cheud fhear a leòn iad. Cha luaithe chunnaic Uallas a chaomh charaid a' call 'fhala na thòisich e orra. Is ann an sin a bha a' chòmhdhail. Bha na Sasunnaich a nis a' dol air an ais, an uair có a chunnacas a' tighinn g' an cobhair le 'cheudan, ach an gaisgeach, Moreland. Cha robh comas aig na h-Albannaich a nis dol a nunn no a nall ; bha iad air an cuartachadh; ach chuir iad rompa nach géilleadh iad 's iad beò. Chunnaic Uallas Moreland a' gearradh sìos a dhaoine mar asbhuain air gach làimh. Leum e 'na chòmhdhail. Bu mhór an coinneachadh, ach cha bu bhuan an còmhrag. Cha b' fhada gus an do chaisg claidheamh Uallais 'ìotadh 'na fhuil—nì an uair a chunnaic an t-arm, thàr iad as. Lean Uallas agus a dhaoine iad, acrach agus fann mar a bha iad, gus an d' ràinig iad am baile, agus an do ghlac iad e gun bhuille a bhualadh. Ghabh iad beagan bìdh is dibhe, agus am mach ghabh iad gu Caisteal Crawford. An so, an déidh dhoibh na h-uiread de 'n nàmhaid a mharbhadh, chuir iad an caisteal ri theine.

### Pòsadh Uallais agus Mort a mhnà.

'Na dhéidh so rùnaich iad sgapadh ré a' gheamhraidh. Chaidh gach fear gu 'dhachaidh, ach chaidh an gaisgeach Uallas a shealltainn a leannain gu baile Lanndraig. Dh' innis i do Uallas gach car is lùb a dh' fheuch Hazelrig, ceann an airm Shasunnaich, chum a h-aigne a bhuannachd agus gun smuain aige gu'n robh Uallas an gaol oirre. Phòs a' bhean-uasal so agus Uallas an ceann

beagan làithean, agus chaith iad an ùine gus an ath earrach mar bu chubhaidh do lànan òg—cupan an sonais a' cur thairis le sìth, le gaol is le tlachd. Thàinig Hazelrig iomadh uair ré na h-ùine a dh' iarraidh a làimhe, agus gun fhios aige mar thachair. Chuir Uallas roimhe uair no dhà an ceann a sgaradh o 'cholainn; ach roghnaich e dàil a chur 'sa chùis gus an cruinnicheadh e a dhaoine.

Bha an t-arm Sasunnach a' creachadh 's a' milleadh na dùthcha agus gun duine a' cur grabaidh orra. Cha b' urrainn do Uallas so a sheasamh. Shéid e an trombaid. Fhreagair na creagan; chual a dhaoine; chaidh gach fear 'na éideadh; agus thogadh a' bhratach aon uair eile. An uair a thàinig so gu cluasan Hazelrig chuir e e féin air ceann deich ceud fear-cogaidh, agus am mach thug e an tòir orra. Thuit an oidhche agus cha d' fhuair e iad; agus thàinig e do 'n bhaile. Chaidh ìnnseadh dha an so gu'n robh Uallas am falach ré ùine an tigh na mnà-uaisle; agus cha'n e mhàin sin, ach gu'n robh i féin agus Uallas pòste. An uair a chuala Hazelrig so cha bu stad dha gus an do ràinig e an tigh. Bha i 'na cadal; agus ma bha, b'e sin an cadal luaineach, bruailleineach, breisleach; agus cha b' ionghnadh e. Dhùisg a' bhrùid Shasunnach i le ghuth fiadhaich. Cha deanadh a deòir no a h-ùrnuigh, no a h-aslachadh air a glùinean rùisgte drùdhadh air; tharruing e a chlaidheamh agus shàth e 'na cridhe e. Is ann ortsa, mhic chridhe, tha e a' feitheamh nuair chluinneas Uallas e! Is iomadh mìle Sasunnach a chriothnaicheas air a

shon so ; is iomadh sruthan a ruitheas dearg chun na tràghad le fuil, an éiric a' ghnìomha so.

Cha b' fhada gus an cuala Uallas an sgeul brònach. Ma chuala cha robh mionaid r'a call. Bha a nis an oidhche ann agus na Sasunnaich 'nan leapaichean agus ar leò féin, làn thèarainte. Ràinig Uallas an geata, agus, le ultach mór cloiche spealg e a' chòmhla. Thuit iad air an nàmhaid anns gach cèarn, 'gam marbhadh 'nan ceudan. Cha b' fhois do Uallas gus an d' fhuair e mach mortair a mhnatha, agus an do ghèarr e 'na cheithir cheathramhnan e. " An làmh a bheir 's i a gheibh."

**Mar a chuir Uallas an ruaig air na Sasunnaich aig Biggar.**

An uair a chunnaic Albainn cho buadhmhor 's a bha Uallas ghreas na h-uiread diubh chum a chobhair, ni nuair chuala Eideard, Righ Shasuinn, thàinig e air ceann armailt mhóir gus an smàladh. Choinnich na seòid aig Biggar, baile beag deas o Dhun-éideann ; agus ma choinnich, is ann an sin a bha an slacradh. Chuir Uallas agus a sheòid an ruaig orra ; agus am beagan a mhair beò dhiubh, bu bhuidhe leo Sasunn a thoirt orra, agus Righ Eideard air an ceann. Mu dheireadh bu bhuidhe leo sìth a dheanamh ri Albainn ; agus chaidh an t-sìth so a cheangal an Eaglais Rutherglen an ceud mhìos an earraich 'sa bhliadhna 1297.

**Feall nan Sasunnach aig Ionbhar-Air.**

B'i an t-sìth sin plathadh na gréine 'san là fhoghair—faileas neòil shiùbhlaich air uchd aonaich. Cha bu bheò leis na Sasunnaich mur cìosnaicheadh iad Albainn

agus mur faigheadh iad greim air Uallas a mharbh co iomadh aon diùbh. Is ann mar sin a bha. An ceann leth-bhliadhna an déidh do 'n t-sìth a bhi ceangailte thainig òrdugh rìoghail á Sasunn mòd mór a chumail am Baile Ionbhar-Air. Thàinig móran de uaislean na coimhearsnachd dh'ionnsuidh na coinne so ; agus ma thàinig b' fhèarr dhoibh fuireach aig an tigh. Chaidh móran diubh le claon-bhreith a dhìteadh mar shlaightirean, agus a chrochadh. B'ann diubh so Sir Raoghnall Crawford, siorram a' bhaile agus bràthair-màthar Uallais, Sir Brus Blàir, Sir Niall Montgomery, Baran Choill, Baran Chunningham, Baran Charraig, Baran Srath-Chluaidh agus mar sin. Coma-co-dhiùbh, fhuair iasg no dhà troimh 'n lìon a dh' innis do Uallas mar thachair. Ghlac e a chlaidheamh air ceann lethcheud biùthaidh ; ràinig e mu mheadhon oidhche Baile Ionbhar-Air, agus chuir e ri theine, fear mu seach, gach tigh anns an robh na Sasunnaich 'nan cadal. An uair a chual an gearasdan mar bha, am mach thug iad gun umhail, gun arm, a chasg an teine le bucaidean làn uisge. Chaidh an uisge 's am fuil a mheasgadh ; mharbh Uallas agus a bhuidheann a h-uile mac màthar dhiubh. Cha bu leòir so. Am mach gabhar a nis agus mèarsar gu Glascho. Glacar Morair Percy e féin agus a champa ; agus thugar air an t-iasg a phàigheadh dùbailt a thug a sheisear shaighdearan uaidh aig Uisge Irbhinn.

Thoilich móran a nis druideadh suas ri meirghe an laoich an aobhar an dùthcha agus an aghaidh Shasuinn.

B' ann diubh so Roibeart Brus, Iarla Caisteal Charraig ; Roibeart, Easbuig Ghlascho ; Morair Seumas, Ard-thàinistear na h-Albann ; Sir Aindreas Mac-Mhuirich, Triath Bhothwell ; Sir Uilleam Dùghlasach ; agus Roibeart Boyd. An uair a thàinig so gu cluasan Eideird, Rìgh Shasuinn, chuir e nìos da fhichead mìle (40,000) fear-cogaidh a thoirt còmhdhail dhoibh. Choinnich na h-airm aig Irbhinn ; ach o nach robh na h-Albannaich ach tearc rinn iad cùmhnantan sìth gun bhuille a bhualadh. Ach ged a chaidh gach cùis a shocrachadh air taobh 's air taobh, cha b' fhada sheas na Sasunnaich r'am facal. Chuir iad an t-Easbuig 'san toll-dhubh an Caisteal Roxburgh agus Sir Uilleam Dùghlasach am prìosan an Caisteal Bhearuig. An uair a chunnaic Uallas so chuir e roimhe nach biodh e a nasgaidh dhoibh. Rug e air a' champ Shasunnach a' dol troimh Ghallabhaigh. Ghlac e an stòr agus trì cheud fear a bha 'na chois.

### Uallas 'na cheannard air an arm Albannach.

Am mach o 'n là so rinneadh Uallas 'na cheannard air an arm Albannach agus 'na chileadair air an rìoghachd mar fhear-ionaid Righ Iain. Cha luaithe fhuair e an ceannas na leig e fhaicinn nach bu neo-airidh e air. An ceann là no dhà thug e aghaidh air Struibhle, iuchair na Gàidhealtachd, agus mu 'n d' fhosgail na saighdearan gu ceart an sùilean, ghlac e an caisteal. As an so thug e Earra-Ghàidheal agus Latharna air, agus spìon e iad á lamhan nan Sasunnach. Chaidh e a rìs do Pheirt agus thug e air strìocadh ; as an so gu Forfhair, Brechin

agus Mont-ròs, a' cur sop teine riù mur b' fhiach iad costas an dìon. An uair a ràinig e Abar-eadhain bha an gearasdan 'na aon lasair theine—deanadas nan Sasunnach mu 'n do ghabh iad cead an coise.

### Blàr drochaid Struibhle.

Cha robh a nis gearasdan mu thuath air Peirt nach do rinn ùmhlachd do Uallas ach Dun-dè aig beul Abhainn Tatha. Am feadh a bha e a' cur séisd ris an daingneach so fhuair e fairbheanadh gu'n robh Iain, Iarla Surrey a' tighinn air ceann 40,000 fear-cogaidh. Chuir Uallas roimhe nach tugadh e coinne dhoibh ach air làrach a b'aithne dha féin. Mhèars e, uime sin, air Struibhle agus shuidhich e a champ air tulach a tha os cionn Chamus Choinnich mu thuath air an Abhainn Forchu. Cha'n eil àth air an abhainn anns an àite so, no àite far an rachadh duine thairis, gus an ruigeadh e drochaid-mhaide a bha dlùth do Struibhle. Thainig an t-arm Sasunnach agus shuidhich iad an campa air taobh deas na h-aibhne. Bha an dà arm a nis mu choinneamh a chéile. An uair a chunnaic na Sasunnaich nach robh 'nan aghaidh ach làn an dùirn de Albannaich chuir iad dithis pears-eaglais chuca le cùmhnantan sìth mu 'm biodh am fuil air an ceann. Ach bha na cùmhnantan cho tàmailteach 's gu'n d' thubhairt Uallas ris na teachd-airean gràsmhor : " Innsibh do bhur n-oifigich nach ann air son sìth iarraidh a thàinig na h-Albannaich do'n àite so. Innsibh dhoibh gu 'm bheil sinn deas air son còmhraig, gu 'm bheil ar claidheamhnan air chùl-

dùirn againn, agus ma thig iad air an aghaidh gu'm faic iad mar a làimhsicheas sinn iad an aobhar ar dùthcha."

Thog an teachdaireachd so fraoch agus frionas air na h-oifigich Shasunnach agus thuirt iad r'a chéile: "Thugamaid an sàs annta a thiota agus sluigeamaid suas iad."

Bha Albannach, fear Lunndaidh, anns a' champ Shasunnach, a chomhairlich dhoibh amharc rompa, oir gu'n robh esan cinnteach do réir gnàths Uallais gu'n robh cul-taic a thaobh-eiginn aige, air neò nach biodh e cho gòrach agus na h-uiread de armailt a sheasamh le làn an dùirn. Coma, cha bu nì leo cluas a thoirt do chomhairle Lunndaidh. An òrdugh mèarsaidh chaidh iad; deanar air an drochaid-fhiodha (an drochaid a thug Uallas fainear, là no dhà roimhe sin, a sailthean a ghearradh); rachar thairis mu thuaiream seachd mìle dhiùbh, agus dèanar air a' chnoc far an robh Uallas agus a dhaoine an òrdugh blàir a' feitheamh orra. An uair a chunnaic Uallas na Sasunnaich a' dlùthachadh, thòisich e ri dol air ais, mar gu'm b' eadh le eagal, nì nuair chunnaic na Sasunnaich ghreas iad an ceum chum an ruaig a leantainn, ach, sùil gu'n d' thug an ceannard 'na dhéidh, cha robh bratach ri fhaicinn 'na champa. Bhris an drochaid bhreòite le cudtrom an t-sluaigh; agus bha iad an sin 'nan ceudan a' plubraich 's a' spùtail, 's a' fòghlum snàmha, le 'n spuir 's le 'm bòtannan.

Chunnaic Uallas a nis gu'n robh an t-àm ann tòiseachadh

orra; agus ciod a bh' ann ach de 'n t-seachd mìle a chaidh thar na h-aibhne cha deachaidh mac Sasunnaich as ach an ceannard agus cóig no sè a shnàmh an abhainn. Bha Surrey agus a' chuid eile de 'n arm air taobh deas na h-aibhne gun chomas buille a bhualadh no dol ceum air aghaidh. Smuainich e a nis gu'n cuireadh e ri theine na bha a làthair de 'n drochaid a chumail Uallas air an taobh air an robh e; ach is beag feum a rinn so dha, oir bha an Stiùbhartach mór, tàinistear na rìoghachd, agus Iarla An Leamhanaich am feall-fhalach air a chùlaibh. Leum iad so a nis a suas. Thug iad annta agus lean iad an ruaig gus an do ràinig iad Bearuig. Thuit anns a' bhlàr ainmeil so, am measg iomadh sàr, fear Cressingham, Iùdas Sasunnach a bha cho fuathach leis na h-Albannaich 's nuair fhuair iad greim air a chlosaich gu'n do rinn iad feannadh-builg air. An uair a thiormaich agus a chruadhaich iad a sheiche, rinn iad i 'na spliucain bheaga, cha b' ann a chumail tombaca, ach gus an leigeil fhaicinn mar inisg air a chàirdean agus mar dhùbhlan d'a dhùthaich. Bha a' bhuaidh làrach so cho glan agus nach faicteadh a nis Sasunnach an Albainn. Cha'n e mhàin sin ach cha robh a nis gearasdan nach do thilg a gheata sraointe suas do 'n cheatharnach Uallas.

**Albainn saor a rithis.**

Chunnaic sinn a nis Righ Iain—prionnsa-fuadain air Albainn—air a chur a bhàrr a'chrùin, agus an rìoghachd air a cìosnachadh agus fo chìs. Ach ceithir mìosan deug seachad agus faic a nis Albainn an làn sheilbh air a

saorsa agus a glòir nàdurra, gun chìs do choigreach, gun aithne air prionnsa-fuadain ; agus so le euchdan aon duine—aon duine le làn an dùirn de dhaoine gun airm, gun ionnsachadh, ach na thug iad o nàdur agus o 'n nàmhaid.

Ged bha a' chreach sin mór a bhuidhinneadh am blàr Struibhle, bha aobhar-eagail gu'm biodh gorta 'san dùthaich a chionn mar dh' ith na Sasunnaich suas i. An uair a chunnaic Uallas so dh' òrduich e gach mac màthar a bha coimhlionta, o shè bliadhn' deug gu trì fichead a dhol fo 'n armaibh agus a bhi deas anns gach cèarn gu tionndadh am mach gu faiche, fear mu seach, nuair a thoilicheadh esan. Thug e fainear 'sa cheart àm, croich a chur suas anns gach baile agus frith-bhaile, chum gach fear a chrochadh a thréigeadh a bhratach no a dhiùltadh a leanailt an àm feuma. An uair a chuir e mar so Albainn fo riaghailt, a' suidheachadh oifigich an sud 's an so, am mach ghabh e féin agus a laoich, agus thug e Sasunn air. An uair a ràinig iad Northumberland chuir ainm Uallais a leithid de ghioraig agus de ghairisinn orra is gu'n do theich a h-uile mac màthar dhiubh. Cha d' iarr Uallas na b' fhèarr. Thog e creach nach robh faoin, agus chuir e réisimeid dhachaidh leatha do Albainn. An so chaidh e air aghaidh gu Newcastle agus gu Durham gus a nis an do chuir an geamhradh dhachaidh e. Bha aon bhaile beag air an rathad ris an canadh iad Kyton a thug anabarr smàdaidh agus càinidh dhà, an earbsa nach robh e 'na chomas coire a dhèanamh orra, a chionn gu'n robh iad

air an cuartachadh le dìg mhóir uisge. Cha robh fhios aca có a bh' aca. Ghrunnaich Uallas agus a dhaoine an abhainn agus chuir iad am baile 'na smùid.

#### Mar theich Armailt mhòr Shasunnach gun bhuille a bhualadh.

Chaidh ainm Uallais a nis cho fada 's cho farsaing 's gu'm b' e bu chòmhradh anns gach comunn 'san Fhraing cho math is an Sasunn. An uair a chunnaic Eideard so cheangail e sìth a thiota ri Filib-Fionn, rìgh na Frainge, a' toirt a thoil féin da anns gach ni ach e a chuideachadh leis Albainn a chìosnachadh. Is ann mar sin a bha. Chaidh armailt mhór a thogail. Choinn'ch iad aig Newcastle. As an sin mheàrs iad do Albainn, ceithir mìle agus cóig ceud each agus còrr is cóig fichead mìle saighdear-coise. Dhaingnich iad Bearuig agus ghabh iad rompa gu Roxburgh far an d' fhuair iad òrdugh bho Eideard fuireach gus an tigeadh e féin agus an rachadh e air an ceann. Cha luaithe ràinig e Sasunn á Flànras, far an robh e 'san àm, na chuir e litrichean gu Uallas làn de spìd agus de thàmailt, ag ràdh na 'm biodh esan 'san rìoghachd, nach robh a chridhe aige a shròn a shéideadh aon chuid an Albainn no an Sasunn ; ach nach b' fhada nis gus am faigheadh e duais a pheasanachd.

Ghabh Uallas ri teachdairean Eideird mar bu chubhaidh, le meas agus le mòralachd. An ceann là no dhà leig e dhachaidh iad ag iarraidh orra ìnnseadh do Eideard gu'm " b' asa ràdh na dhèanamh," agus ge bu mhór a bhòilich agus a spaga-da-ghliog gu'm faiceadh e Uallas an Sasunn roimh 'n Chàisg. Rinn e mar

gheall e. An uair a thàinig an dà champ am fradharc a chéile bu ghreadhnach an sealladh. Bha na Sasunnaich cho lìonmhor ris na meanbh-chuileagan—an claidheamhan, an criosan, 's an clogaidean a' dèarrsadh anns a' ghréin. Có ach iadsan !—an drumachan 'gam bualadh, an tiompanan a' gleadhraich 's an trupaichean a' snotraich. Chìteadh Uallas agus a bheag bhuidheann gun ghleadhraich, gun bhòsd ach àrd leadan agus cliathlù na pìoba—a h-uile fear agus a bhoineid sgrogte nuas air a mhalaidh, a làmh air a chlaidheamh 's a shùil air a cheannard. Nuair chunnaic Eideard an t-aogas colgarra, an déanamh leóghanta, agus tomalt an lannan, chuir e a chomhairle r'a oifigich. Dh' aontaich iad gu'm " b' fhèarr teicheadh math na droch fhuireach," agus thug e Sasunn air gun bhuille a bhualadh. Thug e gu leòir do Uallas ri dhèanamh a ghillean a chumail o bhi an sàs annta. Na 'n rachadh, b' iomadh fear reamhar air am biodh an fhaire-chloiche an oidhche sin.

### Cealgaireachd 'sa champ.

Chunnaic sinn mar so sgiath-dhìon na h-Albann agus a laoich a' glaodhaich " Fuidh, fuidh," ri Eideard agus e a' toirt a' bhruthaich air a' teicheadh roimh Uallas gun bhuille a bhualadh, ged bha ceathrar mu 'n aon aige. Ràinig grian Uallais a nis àird a' mheadhon là, agus is dùth dhith teannadh ri tèarnadh. Dhùisg a chliù eud agus farmad an cliabh cuid de mhaithean na rìoghachd ; agus gus a riobadh thog iad gu'n robh e a' streap ris a' chrùn.

An uair a chunnaic Eideard so rinn e fheum féin deth. Thàinig e a dh' Albainn aon uair eile le trì mìle each agus mu cheithir fichead mìle fear-coise. Cha robh aig Uallas air an làimh eile eadar eich agus gu léir, ach mu dheich mìle fichead. Ged bha so mar so is ann air Uallas nach robh cùram. Chuir e a dhaoine an òrdugh aig an Eaglais Bhric, a' feitheamh gus an tigeadh an t-arm Sasunnach, gu di-beatha thoirt doibh. Ach, mo chreach, bha Achan 'sa champ ; bha cealg-aireachd 'sa champ—an spiorad sin a tha ag imeachd do-fhaicsinneach ach do Dhia a mhàin. Cha'n fhóghnadh le Sir Iain Stiùbhart agus le Sir Iain Cuimeineach ach a h-uile fear a bhi air a làimh féin, agus gun bhi fo Uallas no 'na eisimeil. Is ann mar sin a bha. An uair a thàinig an t-arm Sasunnach am fradharc, an àite dol an guaillean a chéile, is ann a bha an triùir so an impis dol am broillichean a chéile. An uair a chunnaic an Cuimeineach nach d' fhuair e an làmh dheas a dhol sìos do 'n bhlàr thionndaidh e a chùl, chuir e chlaidheamh 'na thruaill, sheinn e fhìdeag airgid agus dh' fhàg e féin agus a dhaoine an làrach gun bhuille 'bhualadh.

### Blàr na h-Eaglaise Brice.

Chath Sir Iain Stiùbhart agus a dhaoine mar leóghainn agus thuit iad mar cheatharnaich le 'n druim ri talamh ach am buinn ris an nàmhaid. An uair a chunnaic Uallas mar bha an là a' dol, chaidh e thar na h-aibhne Carron, agus thug e dùbhlan do Eideard a leanailt. Coma, le dèanadas gamhlais chaill e an là,

agus deich mìle laoch leis. An uair a bha Uallas 'na sheasamh air bruaich na h-aibhne agus Brus, Iarla Charraig, air an taobh eile, ghlaodh Brus ris: "Is iongantach leam féin, a Shir Uilleam, gu'm biodh tu a' streap ri crùn Albann mar tha iad ag ràdh a tha thu. Nach gòrach dhuit a smaoineachadh."

Chuir Uallas grabadh air—"Cha d' thàinig a leithid de smaoin riamh a'm cheann; cha'n eil còir agam air, is cha'n eil mi 'ga iarraidh; cha'n eil a dhìth orm ach mo dhùthaich a shaoradh o bhi 'na tràill, rud nach dean thusa, d' am bu chòir a dhèanamh; agus fhad 's a bhios an cridhe a' plosgartaich 'san uchd so cha'n fhois do Uallas, agus Albainn 'ga saltairt fo chasan nan Sasunnach."

An déidh Blàr na h-Eaglaise Brice cha robh a bhi beó aig mac Albannaich air am faigheadh Rìgh Eideard greim. Chuir e roimhe dol air aghaidh na b' fhaide mu thuath; ach chuir an tuath na bailtean agus gach nì ri theine, air chor 's gu'm bu bhuidhe leis Sasunn a thoirt air air son làn a mhàileid de bhiadh fhaotainn.

Air an tarruing so mhionnaich a' chuid bu mhò de mhaithean Albann a bhi dìleas do Eideard; ach sheas Uallas am mach; cha ghéilleadh esan agus e beò. Bha Eideard a nis mar ghearran biadhta 's a shrian mu chluasan, a' cur chàirdean a nìos à Sasunn agus a' toirt dhoibh oighreachdan an sud 's an so nach buineadh dhoibh. An uair a chunnaic Albainn so ghlac i misneach aon uair eile; chruinnich i a clann chum an còir féin agus onoir na rìoghachd a sheasamh. Ach mo chreach!

tha an t-arm dol a bhi gun cheann. Chuir dèanadas a luchd-dùthcha latha Blàr na h-Eaglaise Brice, agus na thuirt Brus ris aig an àm sin, àrdan air Uallas agus chuir e a chlaidheamh 'na thruaill.

An uair a thug Uallas a suas a phosta chaidh roghainn a dhèanamh de Shir Iain Cuimeineach, an traoitear, mar fhear-ionaid rìgh—" clach an ionad càbaig "—mèag an ionad uachdair.

'Na dhéidh so bha iomadh cath teth ann—Sasunn an uachdar an diugh, agus Albainn an uachdar am màireach. Mu dheireadh thàinig Eideard le chabhlach air muir 's le àrmailt air tìr, agus an déidh fichead bliadhna de strì 's de chnàmhan 's de dhòrtadh fala fhuair e a' chuid a b' fhèarr de Albainn gu buileach.

### Uallas air Muir.

Tha e air ìnnseadh an uair a chuala Rìgh na Frainge mar ghnàthaicheadh Uallas, gu'n do chuir e fios air agus gu'n deachaidh e féin agus lethcheud d' a sheann laoich thairis. Tha e air a ràdh cuideachd an uair a bha iad leth an astair thairis air an linne, gu'm facas le fear-freiceadain à bàrr a' chroinn sè luingis dheug le 'm brataichean dearga a' snàmh air a' ghaoith a' deanamh orra. Thàinig e a nuas mar an damhan-allaidh agus e a' glaodhaich : " Tha sinn caillte ; is duine marbh a h-uile mac màthar againn."

" Ciod e so ? ciod e so ? " ars Uallas.

" Tha," ars esan, " sud agaibh cabhlach a' mhortair agus a' chreachadair ainmeil Redreiver—spùinneadair

cuain nach caomhain anam sean no òg, fireann no boireann.

" Air t' athais, air t' athais," ars Uallas ; " ciamar a dh' aithnicheas sinn e ? "

" Cha'n eil sin duilich," ars an sgiobair ; " tha e 'na dhuine àrd agus dèante ; tha deise dhearg air os cionn eideadh cruadhaich agus is e a' cheud fhear a thig air bòrd."

" Falbh thusa agus do sgioba sìos do 'n chaisteal-deiridh," ars Uallas. Chuir e a lethcheud ceatharnach 'nan éideadh ach a dhà no trì a bha a' freasdal do 'n ailm 's do na sgòid. Thug e orra laighe sìos air ùrlar na luinge ; thug e òrdugh do fhear na stiùrach am pìg a leigeil a nuas cho luath 's a dh' iarradh Redreiver air, agus a chur an àird a rithis cho luath 's a dh' iarradh esan e. Thàinig a nis an creachadair mar fhad labhairt ; ghlaodh e riù am pìg a leigeil a nuas, air neò gu'm bu daoine marbh iad. Bha am pìg a nuas a chlisgeadh agus an tarruing a' seinn troimh na h-ulagan. Mar thuirt, 's ann a bha ; b' e fear àrd cuimir na deise deirge a' cheud fhear a thàinig air bòrd. Cha luaithe a bha a chas-dheiridh a stigh air a beul-mór na rug Uallas air sgòrnan air agus chuir e a ghlùn air a mhaothan agus a bhiodag aige 'na làimh dheis.

" Is duine marbh thu an dà mhionaid," ars esan, " mur toir thu òrdugh do d' dhaoine gun tilgeadh, agus mur tig thu féin agus do chabhlach leamsa gu acarsaid."

Is bàidheach duine ris an anam. B' éiginn so a

dhèanamh agus bu shiùbhlach a nis Uallas a' reubadh nan tonn air ceann a' chabhlaich gus an do ràinig e an Fhraing.

Co-dhiùbh, an ceann là no dhà fhuair e am mach nach b' e Redreiver a bh' aige ach fear Tómas Longueville, a mharbh aon de bhùirdeisich pàlais Righ na Frainge ; agus bho nach robh fiughair aige ri maitheanas thug e an cuan-mór air, agus bha e cho fortanach mar chreachadair 's gu'n robh a chabhlach 'na culaidh-eagail do gach rìoghachd. An uair a fhuair an spùinneadair am mach gu'm b' e Uallas a bh' aige is ann a bha toil-inntinn air gu'n deachaidh a ghlacadh le duine cho ainmeil. Gheall Uallas, air an làimh eile, na'n togadh e d' a dhroch ghnàths gu'm faigheadh e maitheanas da.

**Uallas 'san Fhraing.**

An uair a ràinig a' chabhlach còrsa na Frainge, agus a chunnaic an sluagh a' bhratach dhearg, chìteadh iad mar thom-sheangan a' ruith le 'n cloinn 's le 'n cuid feudail a' toirt a' mhonaidh orra. An uair a chunnaic Uallas so chuir e a long féin air thoiseach, chuir e suas bratach Rìoghachd na h-Albann am bàrr a' chroinn—nì nuair chunnaic na Frangaich, an àite teichidh, is ann a thog iad iolach gàirdeachais a reub an t-athar.

Thug Uallas earail air sgioba Longueville iad a bhi sìobhalt nuair rachadh iad air tìr, agus thug e air Longueville e féin deise aon de na h-Albannaich a chur air agus dol leis-san gu pàlais an rìgh. An uair a ràinig Uallas agus a cheatharnaich Righ Filib is

an sin a bha a' mheadhail 's a' phròis 's an t-aighear. An ceann beagain dh' fharraid an rìgh an do thachair Redreiver orra ; an robh iad taingeil gu'n deachaidh iad as uaidh ?

" Cha d' éirich beud dhuinn," ars Uallas, " ach tha ann cho dona ris-san, Longueville ; an aithnicheadh sibh e na 'm faiceadh sibh e ? Amhaircibh am bheil a h-aon an so a choltaicheas sibh ris."

Dh' amhairc an rìgh orra fear an déidh fir, bho bhonn an coise gu mullach an cinn.

" Cha'n eil dùil agam gu'm bheil e an so," ars esan, " mur h-e am fear àrd sin e ri 'r gualainn."

Chaidh Uallas air a ghlùinean agus ghuidh e air an r gh cobhair a chur gu Albainn ; oir gu'n robh i air a miomhachadh le Sasunn, rìoghachd aig nach robh suim d' a facal. Mu 'n d' éirich e ghuidh e air an rìgh aon fhàbhar sònruichte. Gheall an rìgh air 'fhacal gu'n tugadh e dha ni air bith a b' àill leis iarraidh, saor o'n r oghachd agus o'n bhan-righinn. B' e iarrtas Uallais gu'n tugadh e maitheanas do Longueville agus d' a dhaoine agus gu'n gabhadh e air ais e. Bha an t-iarrtas cruaidh ; ach thuirt an rìgh am facal ; agus cha'n e mhàin gu'n d' thug e maitheanas do Longueville fuil-eachdach, ach rinn e ridire dheth agus dh' aisig e dha 'oighreachd. Cha do chaill Uallas air so bho làimh Longueville ; thug e móran òir dha.

**Mar bhuadhaich Uallas air bèistean daonnda is leóghanta.**

Tha móran air ìnnseadh mu na thachair aig cùirt na

Frainge 'san àm so. Am measg ghnothuichean eile tha e air a sheanchas gu'n robh dithis cheatharnach anns a' chùirt a bha mór aig a chéile, agus aig an robh gamhlas fiadhaich do na h-Albannaich. Ma 's fìor an sgeul thug an dithis so aon là ruith air dìteadh agus air càineadh nan Albannach an éisdeachd Uallais. Thuirt esan riù gu sìobhalta gu'm bu dona an nì dhoibh a bhi a' dìteadh dùthcha a bha an càirdeas agus an cleamhnas riù. Chuir so an cuthach gu léir orra agus an sàs ghabh iad ann. Thug Uallas pailleart do fhear dhiubh a chuir a ladhran os a chionn. Thàinig a chompanach agus fhuair e an tomhas ceudna. Dh' éirich an dithis gu bhi an sealbhan Uallais ach an cóig mionaidean thuit an dithis gun chomas éirigh : chaidh a' bhiodag tuilleadh 's dlùth do 'n chridhe. An uair a dh' ìnnseadh do 'n rìgh e cha do leig e air gu'n cual e e ; ach chuir cuid de chàirdean nan ceatharnach an cinn ri chéile gu Uallas a sgrios. Chaidh iad chuige agus thuirt iad ris, an ainm an rìgh, gu'n do chuir an rìgh mar fhiachaibh air feuchainn có bu làidire, e féin na an leóghann—leóghann borb acrach a bha am faing.

Chuir so corruich mhór air Uallas, ach cha b'fhiach leis ni air bith a dhiùltadh a chuir an rìgh m'a choinneamh. Chaidh na slaightirean an toiseach a dh' ionnsuidh an rìgh agus thuirt iad ris gu'n robh déidh mhór aig Uallas còmhrag a thoirt do 'n leóghann. An dùil gu'n robh iad ag ìnnseadh na fìrinn thug an rìgh làn chead dha. Shuain Uallas a làmh thoisgeal, agus

le 'chlaidheamh-mór nach fàgadh fuigheall beuma, 'na làimh dheis, chaidh e an coinneamh an leóghainn. An uair a thug a' bheist cruinn-leum gu bhi aige chuir Uallas a dhòrn 's a bhreacan agus a ghàirdean sìos gus an ugan 'na amhaich, agus a thiota bha an claidheamh-mór tarsaing a dhronnaig : bha a' bhéist marbh. Chaidh e a nis a dh' ionnsuidh an rìgh agus thubhairt e ris gu'n robh an t-àm ann falbh ; gur beag a bha dùil aige gu'n deachaidh a chuireadh do 'n Fhraing a chath ri brùidean na machrach. Mu dheireadh fhuaradh am mach am mealladh a rinneadh, agus bha a leithid de chorruich air an rìgh gu'n do chroch e an dithis bhùirdeiseach a bu mhàthair-ionnsramaid.

Coma ; chunnaic Uallas gu'm b' fhèarr t ghinn dachaidh na fuireach far an robh uiread chealgaireachd ; agus a' cheud ghaoth a thàinig, dh' fhàg e beannachd aca ; ràinig e an cladach ; thog e a shiùil bhreaca, bhaidealach, dhìonach ; shìn e calpanna fada teanna, rìghne ri f odhannan àrda, fada nan calg bìth-dhearg ; cheartaich iad gach ball de 'n acfhuinn gu h-ealamh, dòigheil ; sheas gach fear gu freasdal tapaidh a' bhuill a bu chòir dha ; agus gun eagal a nis roimh Longueville, a bha leò, agus nach dealaicheadh ri Uallas agus e beò, thilg iad acair an ceann beagan làithean aig Mont-ròs. An uair a fhuair Uallas a chas air tìr-mór b' i a' cheud cheist a chuir e : An robh Sasunn fathast a' cur dragh air Albainn. Dh' innis iad dha gu'n robh agus nach bu tràillealachd riamh gus a nis i ; gu'n robh gach baile

agus gach gearasdan làn de na Sasunnaich agus an srian mu 'n cluasan.

**Tòisichear air na Sasunnaich uair eile.**

Dh' fhalbh Uallas ri ra-dorcha agus dh' fhalaich e e féin dlùth do bhaile Pheirt. Cha b' fhada bha e an so an uair a thàinig seisear Shasunnach am mach le sè cairtean, a thoirt feur-saidhe do 'n bhaile. Smaoinich Uallas gu'm bu ghasda an cothrom. A thiota cha robh ceann air colainn diubh. Chuir Uallas seisear d' a dhaoine féin an aodach nan cairtearan agus chuir e fo 'n fheur-shaidhe na stobhadh ann d' a ghillean, agus a steach do 'n bhaile ghabh iad. A' dol steach air a' gheata chuir Uallas le 'làimh féin an ceann bhàrr a' phortair mu 'n robh fhios aige c' àit' an robh e ; sgob e an iuchair as a làimh agus leig e a stigh a ghillean. Thòisich an t-slacraich ; thòisich am bioradh ; cha d'fhàgadh Sasunnach beò 'sa bhaile. Theich mu cheud diubh do 'n eaglais a ghabhail greim air adhaircean na h-altrach—sean chleachdadh—ach cha robh feum 'nan cealgaireachd ; bha claidheamh Uallais air bhoile le ìotadh, agus b' éiginn an dìoladh so a chasg le 'm fuil. Bha Uallas a nis an sealbh air baile Pheirt agus air anabarr creiche. Chaidh e a nis air aghaidh gu Fìofa, agus cha robh gearasdan an sin nach do strìoc dha. As an sin chaidh e gu Loch-Lìobhann—far an robh Ban-righinn Màiri 'na dhéidh so an daingneach. Air feadh na h-oidhche shnàmh e an loch, agus a chlaidheamh ceangailte mu amhaich ; ghèarr e taod a' bhàta ;

dh'iomair e i leis féin dearg-rùisgte gu tir-mór ; dh' aisig e a dhaoine do 'n eilean; thug iad anns na Sasunnaich, druan na druinnich, agus mu 'n d' éirich a' ghrian cha robh mac màthar beò.

An ceann là no dhà thug Uallas baile Pheirt air a rithis. Chaidh ìnnseadh dhà air an rathad gu'n robh bràthair a mhàthar am prìosan le òrdugh Chaiptin Weir, Sasunnach gun iochd gun tròcair aig an robh cóig fichead saighdear fodha. An uair a ràinig Uallas a' choimhearsnachd chuir e gille roimhe a dh' fheuchainn am faigheadh e àth no fadhail air an Abhainn Tatha far am faigheadh iad thairis. Mar bha am fortan an dàn, thachair an gille air iasgair a thairg geòla do Uallas agus d' a dhaoine an asgaidh. Cha b' e mhàin sin ach dh' aisig e thar an abhainn iad agus thug e lom is dìreach iad gu tigh Weir. Thug Uallas an t-urram do Weir gu'n do chuir e an ceann deth le chlaidheamh féin, agus leig e le ghillean an ceithir fichead 's an naoi deug a spadadh. Thug e a nis an uaimh air far an robh bràthair a mhàthar an iarainn agus leig e mar sgaoil e. Air an là-arna-mhàireach chruinnich iad a' chreach, agus an uair a thuit an oidhche, mu dhorchadh nan tràth, thug iad Dun-Breatann orra.

Bha bantrach 'sa bhaile so air an robh eòlas aig Uallas, agus mu chamhanaich an là bha e aig a dorus. Dh'fhalaich i e féin agus a ghillean a thiota an sabhal glaste, agus thug i dha naoinear mhac foghainteach a bha aice a sheasamh còir na h-Albann. Thug Uallas oirre dol agus comharra a chur le cailc air dorus gach tighe

anns an robh mac Sasunnaich. B' i a' bhantrach nach obadh. Rinn i mar dh' iarr. Chaidh an t-aingeal-bàis a nis am mach, agus air feadh na h-oidhche cha robh tigh a bha air a chailceadh nach do chuir e ri theine ; agus mu 'n robh fios aig a' chuid eile de 'n bhaile ciod a thachair, bha e féin agus a sheòid an uaimhean Dhuin-Bhreatann. An ath oidhche thug Uallas Rosneothaich air. Mharbh e mu cheithir fichead Sasunnach a bha a' dol dachaidh o bhanais. Thug e a nis an caisteal air. Mharbh e na bha an sin. Chaith e seachdain ann agus chuir e sop teine ris.

**Uallas air a bhrath 's air a ghlacadh.**

Aig an àm so cha robh gearasdan an Albainn nach do strìoc do Rìgh Eideard ach caisteal Struibhle. Sheas an caisteal so am mach còrr agus dà mhìos ; ach mu dheireadh cha robh mìr bìdh aca ; cha robh deur dibhe aca ; cha robh fóid connaidh aca ; cha robh spong teine aca. B' éiginn strìocadh. An uair a chunnaic Eideard gu'n robh Albainn a nis fo chìs agus gu'n do mhionnaich gach tighearna agus gach morair a bhi dìleas, ach Uallas, chuir e roimhe nach biodh so mar chloich 'na bhròig no mar chàilean 'na fhiacail. Is e a rinn e a nis : thairg e trì cheud marg de airgead-cinn as. An uair nach do rinn so feum chuir e nìos á Sasunn ridire Albannach, Iain de Mowbray agus fear Haliburton, Albannach eile, a bha aon uair a' cogadh fo bhratach Uallais, ach a ghlacadh nuair ghéill caisteal Struibhle. Ciod an dòigh a ghabh iad air Uallas

fhaotainn am mach cha'n eil e soirbh r'a ìnnseadh le cinnt. Tha e air a ràdh gu'n do bhrìb iad Iain Cutach, a ghille ; ach aon nì a tha cinnteach, is e sin gu'n deachaidh a bhrath agus a ghlacadh mu 'n àm so le Sir Iain Menteith, bràthair-màthar Shir Iain Stiùbhart a thuit am blàr na h-Eaglaise Brice. Thàinig iad air anns an oidhche aig Robroyston, cóig mile an ear thuath air Glascho, agus e 'na leabaidh, agus a thiota liubhair iad e do Eideard. Cha luaithe a ràinig iad Lunnainn leis na thug iad e gu talla mór an Iarmhainisteir. Chuir iad crùn de shlataig-nam-buadh air a cheann mar spìd, agus dh' fheuch iad e mar reubalach, mar neach a loisg am bailtean, agus an caisteil, agus a mharbh na mìltean d' an cinneach. Thuirt Uallas riù, sùil mu 'n aodann, gu'n do loisg is gu'n do mharbh, agus gu'n deanadh e fathast e an aobhar a dhùthcha na 'm biodh an cothrom aige ; ach nach b'urrainn doibh a dhearbhadh gu'm bu reubalach e, a chionn nach do mhionnaich e riamh a bhi dìleas do rìgh Shasuinn, agus nach mionnaicheadh.

### Bàs maslach A' Churaidh Mhòir

Mo chreach, cha robh fear ann a sheasadh do chòir ; cha robh do sheise ri d' chùl, a Uallais ! Chaidh a dhìteadh. Thugadh dheth an crùn. Cheangladh e le slabhraidhean iarainn ri earball eich agus shlaodadh e mar so troimh shràidean a' bhaile, gus an do ràinigear Smithfield far an robh a' chroich dhubh agus an dula mallaichte a' feitheamh air.

Chaidh a nis a leth-chrochadh : is e sin, leigeadh a nuas e leth-mharbh. Thugadh a mhionach as a chom agus loisgeadh mu choinneamh a shùl e. Thug iad an sin an ceann deth, agus roinn iad a chorp 'na cheithir cheathramhan. Cha'n fhóghnadh so ; ach chuir iad a cheann air stob àrd fiodha air drochaid Lunnainn agus a shlinnean deas air drochaid Newcastle. Chuir iad a shlinnean toisgeal gu Bearuig, a chas dheas agus a shliasaid gu Peirt agus a cheathramh clì gu Abar-eadhain.

Thuit a nis an dubh-oidhche air Albainn. Chuir a h-armailt suas a callaid-bhròin. Chaidh tonn is tràigh gu caoidh. Chaidh a' chuthag 's an smùdan gu bun nan dos. Shearg feur is fochann. Shil gach craobh a h-ùbhlan, agus chaidh mnathan is maighdeannan gu tuireadh 's gu bas-bhualadh. Ach dh' fhàs agus dh'at cridhe gach fir. Chìteadh mòrchuis agus mòrachd a' stéidheachadh 'nan gnùis. Chìteadh àrdan a' lasadh 'nan gruaidh agus lasair meanmna anns gach sùil. Cha robh oidhche gun a latha 'na déidh, agus cha robh geamhradh gun earrach. Chuir thusa, Eideird, Albainn gu fulang ; chuir thu tàmailt oirre nach d' fhuair i riamh is nach d' fhuiling i. Ach mu 'n tig sè mìosan o 'n diugh thig dìoghaltas. Cluinn flapraich a sgiathan. Beiridh e ort ; agus, Albainn ghràdhach a tha an dìugh brònach, bidh i aighearach ; Albainn ghràdhach a tha an diugh fo dhaorsa, bidh i saor. Ged tha Uallas marbh, tha Brus beò ; ged tha Cathair-leòil an Sasunn tha Bannockburn an Albainn ; agus latha fuilteach Bhannockburn gheibh gàirdean ròmach na h-Albann buaidh.

"None haif I corrupted,
None haif I defrauded,
Merchandise haif I not maid."
No loot of cathedral or abbey
Ever stained his hands, no acre
Of Scottish soil had fallen to him.

—*Spectator*, June 22nd, 1912.

EACHDRAIDH BEATHA AGUS GNÌOMHAN



FEAR MÓR AN ATH-LEASACHAIDH

# IAIN KNOX



# IAIN KNOX.

RUGADH IAIN KNOX anns a' bhliadhna 1502 beagan sear air Dun-Eideann. B'i so linn an dorchadais; chaidh dubh-neul eaglais na Rôimhe eadar daoine agus gach reul-iùil ; bha a' ghrian agus a' ghealach iad féin air chall, mur faicteadh mar thannasg iad o mhullach nam beann a' b' àirde ; chaidh gach màthair-uisge a thruailleadh ; bha sruthannan na beatha neo-fhallan ; agus bha an sluagh, mar bu dùth dhoibh, a' dol a dhìth.

## Iompachadh Knox.

Anns a' bhliadhna 1522 chaidh Knox do Ard-thigh-oilein Ghlascho ; agus do bhrìgh gu'n robh e 'na sgoilear ainmeil, cha b' fhada gus an d' fhuair e bhi 'na shagart. Ged fhuair e an dreuchd so, cha do sguir e de leabhraichean diadhaidh a chnuasachadh, gus, mu dheireadh, an d' thug e fainear gu'n robh dealachadh mór eadar an teagasg-san agus teagasg nan sagartan. Chunnaic e, cuideachd, gu'n robh na h-athraichean Jerome, Augustine agus iad sin a' leigeil gach nì gu ràdh a' Bhìobuill ; agus threòraich so e chum an leabhar naomh a rannsachadh air a shon féin ; oir 'san àm so bha lagh na h-eaglais an aghaidh Facal an Dé bheò a leughadh ; agus is beag nach robh na sagartan cho aineolach air ris an t-sluagh.

Coma co-dhiùbh, lean Iain Knox air fòghlum a'

Bhìobuill le iomadh ùrnuigh agus móran cràbhaidh ré sheachd bliadhna, gus, mu dheireadh, anns a' bhliadhna 1542, an do bhrist e na geimhlean agus an do sheas e mach 'na aonar air taobh na Fìrinn. Le cridhe neo-sgàthach thog e bratach Chriosd an aghaidh cumhachdan an dorchadais ag éigheach mar gu'm b' eadh : Có tha air taobh Dhé ? Có ?

Ach mar dh' fhaodas sinn gu math a bhreithneachadh, cha b' fhada gus an d' thàinig a' chùis gu deuchainn. A Knox, amhairc ris an àirde, agus seas t' aobhar ; oir, gu dearbh, is airidh e ! Chuir an nàmhaid colg air ; thòisich a' gheur-leanmhuinn agus bha buidheann bheag Chriosd a' tuiteam thall 's a bhos gun osna—a' seulachadh am fianuis le 'm fuil. Is ann mu'n àm so a loisgeadh gu bàs an diadhair urramach Deòrsa Wishart agus a chaidh an t-àrd-easbuig Beaton a mhort.

Mu dheireadh, dh' at tuil na geur-leanmhuinn cho àrd 's gu'n do ghabh Knox 'na cheann gu'n rachadh e do 'n Ghearmailt far an robh obair a' Chreidimh Athleasaichte a' dol air a h-aghaidh gu mór. Cha robh so taitneach d' a chàirdean ; agus is e a chomhairlich iad dhà : dol do Dhaingneach Chill-Rìbhinn, far an robh móran de 'n Eaglais a' gabhail fasgaidh, agus an t-Urramach Iain Rough air an ceann. Ghabh e an comhairle, agus cha luaithe ràinig e na b' àill le Rough agus leis a' chuid eile de 'n eaglais a chur os an cionn mar mhinistear. Cha ghabhadh e so os làimh, ag ràdh nach robh gairm o Dhia aige.

Çoma ; air an aṭh Shàbaid, air ḍo Knox a bhi 'san

**Knox air a ghairm gu frithealadh na h-eaglais.**

éisdeachd, shearmonaich Rough mu ghairm agus mu dhleasnas mhinistearan. Mu dheireadh na searmoin, thionndaidh e ri Knox agus ars esan, le guth làidir, agus na deóir a' ruith le 'ghruaidhean : " Iain Knox, an ainm Dhé agus a Mhic, Iosa Crìosd, tha mise a' guidhe ort, mar is math leat dol as o chorruich an Dé bheò—agus gu'm meudaicheadh e a ghràsan do d' thaobh—gabh ris a' ghairm naomha." An uair a chuala Knox so cha b' urrainn da cumail air féin. Ged bu chruadalach a chridhe, leagh so e. Dh' éirich e agus chaidh e d' a sheòmar a ghul. 'Na dhéidh so thug iad gairm eile dha. Chunnaic e nach robh dol as aige ; agus air an ath Shàbaid dhìrich Knox a' chrannag. Mar dhealt nan speur air fearann tartmhor, a chuireas fonn air coille agus aiteas air magh 's air raon, bha an t-searmoin so do bhuidhinn bhig Chriosd; ach mar thàirneanach nan speur, a chrathas bunaitean an domhain, agus a dh' fhàgas cridhe duine fann, bha i do Eaglais na Ròimhe.

**Knox an làthair an Easbuig.**

Is amhuil mar thachair. Thugadh Knox an làthair an Easbuig agus nan sagartan gu freagairt air son a dhroch dhèanadais. Có thusa a tha a' cur an t-saoghail bun-os-cionn ? Bha sè casaidean cudtromach 'na aghaidh. Bha e a' cumail am mach :—

1. Nach bu chòir am Pàpa no duine air bith a mheas mar Cheann na h-Eaglais :

2. Gu'm b' e am Pàpa an t-Ana-Crìosd :

3. Gu'm bu chòir am Baisteadh agus Suipeir an Tighearna fhrithealadh mar dh' fhàg Crìosd iad :

4. Nach robh 'san Aifreann ach iodhal-aoradh :

5. Nach eil Purgadair ann :

6. Nach eil ann a bhi ag ùrnuigh air son nam marbh ach dìomhanas ; agus nach eil ann a bhi ag ùrnuigh riù ach iodhal-aoradh.

Bha an deasbud cruaidh ré iomadh là, ach thachair dithis ghaisgeach orra nach robh claon : Iain Knox agus an Fhìrinn. B' éiginn doibh a leigeil mar sgaoil ; agus am beagan ùine chaill na sagartan gach sean agus òg a bha 'sa bhaile.

**Knox 'na phrìosanach.**

Anns a' bhliadhna 1547 thàinig cabhlach de luingis Fhrangach a shéisdeadh an Daingnich, agus an déidh seasamh am mach rè ùine fhada, mu dheireadh, b'éiginn strìocadh. Thugadh Knox maille ri móran eile 'nam prìosanaich do'n Fhraing, agus chaidh an cur air bòrd air luing ochd-ràmhaich, far an do chumadh iad an cuibhreach ré bliadhna gu leth. Rinn na seòladairean na b' urrainn doibh chum an tionndadh agus an truailleadh. Thug iad aon là dealbh na h-Oighe Muire gu fear de na h-Albannaich chum a phògadh.

" Cuir uam e," ars an t-Albannach ; "cha ni beannaicht' e," agus e a' breith air agus 'ga thilgeadh mach thar an taobh.

" Sàbhaileadh a' bhean-uasal i féin a nis," ars esan ; " tha i aotrom gu leòir ; ionnsaicheadh i snàmh."

**Misneach mór Knox.**

Anns a' bhliadhna 1549 fhuair Iain Knox mar sgaoil; thàinig e do Shasunn ; agus ma thàinig, cha b'ann an cùil a chaidh e. Chunnacas bratach Chrìosd aon uair eile a' snàmh anns a' ghaoith, agus chuir a dèarrsadh ball-chrith air Eaglais na Ròimhe. Thòisich Knox ri searmonachadh, agus lean e air ré cheithir bliadhna gun neach ann aig an robh de mhisneach grabadh a chur air, gus an d' thàinig Ban-righinn Màiri chun a' chrùin. Dh' fhàs a' gheur-leanmhuinn a nis cho teth agus gu'n deachaidh e le comhairle a chàirdean do Gheneva. Bha a' gheur-leanmhuinn so cho fuileach agus cho fada 's gu'n robh luchd a' Chreidimh Ath-leasaichte a' teicheadh o Albainn 'nan ceudan air son dídein. Cho luath 's a thàinig so gu cluasan Knox, chuir e roimhe tilleadh, agus gu'n seasadh e a dhùthaich agus aobhar a Dhé, no gu'n tuiteadh e mar shaighdear dìleas a' còmhrag. Ràinig e Dun-Eideann an ceud mhìos an fhogharaidh, 1555. Fhuair e comunn beag 'gan cùbadh féin, a' gabhail fàth, coltach ri Nicodemus, air an oidhche, agus air eagal oilbheum a thoirt, a' comh-aontachadh o'n leth am mach le creideamh an t-sagairt. Ach cha robh Knox air a dhèanamh de spiorad cho gealtach ; leig e fhaicinn doibh gu'm feumadh iad tur chùl a chur ri eaglais na Ròimhe—nach b' urrainn do chomunn a bhi aig Criosd ri Belial. Bha a shearmonachadh cho cumhachdach 's gu'n d' thubhairt sgoilear mór de na Pàpanaich féin : " An uair nach seas ar creideamh

deuchainn duine, tha eagal orm nach seas e idir an làthair Dhé air an Là Mhór."

**Na sagartan gealtach roimh Knox.**

Mu 'n àm so chuir na sagartan an cinn ri chéile feuch ciod a dheanteadh. Is e a rinn iad : ghairm iad cùirt mhór, agus chuir iad sumanadh gu Knox tighinn 'nan làthair. B' e Knox nach obadh nì laghail air bith. Ràinig e Dun-Eideann ; ach an uair a chunnaic iad a mhisneach agus a dhànachd leig iad leis. Ghabh esan am fàth agus thòisich e air searmonachadh a' Chreidimh Ath-leasaichte do na ceudan agus na míltean a chruinnich o gach ceàrna de 'n dùthaich a chum a bhi 'nam fianuisean air a dheuchainn agus air a bhinn. Mar so, air éideadh le claidheamh-mór na fìrinn, le sgiath a' chreidimh, uchd-éideadh fìreantachd Chrìosd agus clogaid na slàinte, bha Knox mar ghaisgeach mór a thogteadh an tìr nam beann, agus leis nach do rugadh eagal, a' cur cath a Dhé, agus a' spìonadh anamannan o bheul an t-sluic gun aigeal, air feadh Albann. Bha fios aige có an t-aobhar anns an robh e a' cogadh ; agus gus am biodh 'obair crìochnaichte nach robh cumhachd aig nàmhaid air. Mu 'n àm so thàinig fios air á Geneva, am briathran nach b' urrainn da a dhiùltadh, e a dhol g' an còmhnadh. Dh' fhalbh e ; ach cha luaithe chuala na sagartan gu'n d' fhàg e an dùthaich na chruinnich iad cùirt. Aig a' chuirt so fhuair iad toillteannach air bàs e ; thug iad, mar bu ghnàth, a' bhinn am mach ; agus o nach robh fear an

diomb aca, loisg iad a dhealbh aig crois Dhun-Eideann.

Cha b' fhada bha Knox air falbh nuair dh' ionndrainn Albainn a ceann-feadhna. Chuireadh fios as a dhéidh as leth Dhé e a thighinn air ais. Bha lasair na geur-leanmhuinn a' fas na b' àirde agus na b' àirde, agus bha deatach cnàmhan nan naomh a' dubhadh nan speur. Am measg chàich loisgeadh gu bàs fear Bhaltair Mill, a bha aon uair 'na shagart, ach a thionndaidh fo shearmonachadh Knox. An uair a thugadh an seann naomh urramach so an làthair na cùirte rinn a choslas a leithid de dhrùdhadh air a' chomunn uile 's nach robh breitheamh ann a ghabhadh os làimh a bhinn a thoirt am mach, no ròp ri fhaotainn am baile Dhun-Eideann a cheangladh ris na cuailtean, ach seann ròp a thug an t-àrd-easbuig doibh. 'Na dhéidh so chruinnich àrd-chomhairle na Ròimhe chum feachd a chur gu ministearan a' Chreidimh Ath-leasaichte a ghlacadh. Dìreach an uair a bha iad cruinn chualas gu'n d' thàinig Knox. Fhuair an sgeul an rathad a chum na coinne, agus ghlaodh fear de'n chomunn: "Tha Iain Knox air tighinn." An uair a chual iad so bu mhall leo an casan, gach fear a sèabadh am mach air an dorus a b' fhaisge.

An uair a chuala Knox mar bha gach ni, bha e air a chur chuige gu mór, gu h-àraidh mu losgadh an t-seann naoimh Bhaltair Mill. Dhìrich e a' chrannag, agus ma dhìrich, cha b' ann a sheasamh creideamh an t-sagairt.

"Tha blàr suidhichte, tha mi a' faicinn," thuirt esan, "eadar Dia agus Sàtan. Tha na brataichean air an togail agus na trombaidean a' séideadh a chum

a' chatha. Biodhmaid dìleas d' ar ceannard ; biodhmaid dìleas d' ar sliochd ; biodhmaid dìleas d' ar n-anamannan féin ; oir ce b' e neach air am faicear comharra an fhiadh-bheathaich theid a sgrios anns an léir-sgrios eagalach leis an sgriosar am Babilon so."

**Mar thòisich sgrios nan iomhaighean.**

Ach coma ; an déidh na searmoin thòisich aon de na sagartan ris an altair a chòmhdach a chum aifreann a dhèanamh. Thòisich balachan a bha an làthair ri labhairt 'na aghaidh. Thug an sagart pailleart dha mu'n chluais. Thog am balach clach, agus an àite an sagart amas bhuail e ìomhaigh a bha air an altair. A thiota bha an iorghuill air bonn. Thionndaidh an coimhthional gu léir air taobh a' bhalachain. Thionndaidh iad an altair bun os ceann ; bhris iad na h-ìomhaighean, agus shaltair iad na dealbhan fo 'n casan. An uair a thàinig so gu cluasan na Ban-righinn ghabh i corruich agus chuir i i féin air ceann a feachd. Choinnich luchd a' Chreidimh Ath-leasaichte i dlùth do Pheirt, agus Iarla Ghlinne-càirn air an ceann ; ach an uair a chunnaic i cho dàna agus cho lìonmhor 's a bha iad, bu bhuidhe leatha tighinn gu cùmhnantan-sìth.

Beagan 'na dhéidh so chaidh Knox maille r'a chinnfheadhna gu baile Chill-rìbhinn. An uair a chuala an t-àrd-easbuig gu'n robh e a' dol a shearmonachadh, chuir e fios chuige gu'n robh saighdearan fo 'n airm a' feitheamh air. Chomhairlich càirdean Knox dha gun e dhol air aghaidh ; ach cha d' aithuich iad có a bh' aca.

Cha b' ann le gealtachd a bha dùil aige a dhùthaich a shaoradh.

" Nach d' innis mi dhuibh roimhe," ars esan, " gu 'm bheil mo bheatha an làmhan Dhé."

Air aghaidh ghabh e. Shearmonaich e trì làithean ; agus le a leithid de chumhachd 's gu'n do thionndaidh am baile, na bàillidhean 's gu léir leis, a' glanadh 's a' cartadh am mach as gach eaglais gach ìomhaigh agus gach altair.

Air an ath fhogharadh chruinnich àrd-chomhairle na rìoghachd, agus cho-aontaich iad creideamh an t-sagairt a chur air chùl. Is anns an àm so a chaidh an leabhar ainmeil sin Leabhar-aidmheil a' Chreidimh a chur am mach agus a cheadachadh le lagh na rìoghachd. Cha robh Knox gun làmh aige ann.

**Knox an làthair na Ban-righinn.**

Anns a' bhliadhna 1561 thàinig Ban-righinn Màiri air tìr an Lite. Chual i cho teth 's a bha Knox an aghaidh creideamh an t-sagairt, agus chuir i fios air do 'n Lùchairt an Dun-Eideann, an dùil gu'n cuireadh i eagal air. Chithear o 'n chòmhradh a leanas ma chuir.

*Ban-righinn.*—Tha mi a' cluinntinn gu'm bheil thu a' séideadh suas na rìoghachd gu ceannairc.

*Knox.*—Ma 's ceannairc an fhìrinn a shearmonachadh le treibhireas cridhe ; ma 's ceannairc iodhal-aoradh a chur sìos agus an cunnart a nochdadh do 'n t-sluagh, is éiginn domh aideachadh gu'm bheil mi ciontach.

*Ban.*—Tha thu a' teagasg do 'n t-sluagh creidimh eadar-dhealaichte o chreideamh an uachdarain shaoghalta. Ciamar is urrainn do 'n chreideamh so a bhi ceart agus Dia ag iarraidh a bhi ùmhal do uachdarain ?

*Knox.*—Cha'n ann an toil uachdarain shaoghalta a tha fìor chreideamh a' comh-sheasamh, ach an toil Dhé. Cha'n eil e air iarraidh oirnn a bhi ùmhal dhoibh na's fhaide na tha iad a' giùlan " claidheamh a' cheartais," na 's mò na bha clann Israeil do Righ Pharaoh, no Daniel do Nebuchadnesar.

*Ban.*—Do réir coltais is tusa a tha ris an rìoghachd so a riaghladh agus cha mhise.

*Knox.*—Nior leigeadh Dia. Is e a tha a mhiann ormsa gu'm biodh uachdarain agus pobull fo riaghladh Dhé ; gu'm biodh rìghrean 'nan oideachan-altruim, agus ban-righinnean 'nam muimeachan-altruim, do 'n eaglais mar tha Dia ag iarraidh.

*Ban.*—Ma dh' altrumas mise eaglais, cha'n i t' eaglaissa. Seasaidh mi Eaglais na Ròimhe ; oir is i, a réir mo bheachdsa, fìor eaglais Dhé.

*Knox.*—Cha reusan bhur toil-sa, a Bhan-righinn, agus cha dean bhur beachd an strìopach Ròmanach 'na céile airidh air Crìosd. Cha'n e mhàin sin, ach gabhaidh mi os làimh a dhearbhadh nach robh eadhon an eaglais Iùdhach a cheus ar Slànuighear cho breun agus cha truaillidh rithe.

Leis an so dh' fhàg e i. Anns an dol am mach thuirt Pàpanach a bha 'san làthair : " Cha'n eil eagal air idir."

"C'ar son," arsa Knox agus e a' tionndadh air a shàil—"C'ar son a chuireadh aghaidh mhàlda mnauasail eagal air neach? Is iomadh aghaidh fir, agus corruich air, air an d' amhairc mi gun fhiamh."

### Mar thug Knox smàdadh air maithean na rìoghachd.

An uair a chruinnich Pàrlamaid na rìoghachd anns a' bhliadhna 1563, bha Knox an sàs annta chum reachd ùr a dhèanamh gus an Creideamh Ath-leasaichte a dhèanamh tèarainte; ach cha deachaidh so leis. Coma; beagan roimh 'n àm dhoibh sgaoileadh shearmonaich e aon là an éisdeachd mórain de mhaithean na rìoghachd, agus thug e sgiùrsadh dhoibh air son am mì-thaingealachd agus air son a bhi cho lapach an aobhar Chrìosd.

Bha iomradh 'san àm gu'n robh a' Bhan-righinn a' dol a phòsadh Pàpanaich; cha robh so r'a leigeadh seachad.

"A mhaithean urramach," arsa Knox, "fuilingibh dhomh a ràdh: an là a dh' aontaicheas sibh ana-creidmheach a bhi 'na rìgh oirbh, ni sibh na's urrainn duibh a chum Iosa Crìosd 'fhògradh as an rìoghachd; bheir sibh dìoghaltas Dhé air an fhearann; bheir sibh plàigh oirbh féin, agus cha chuir sibh, a réir mo bheachdsa a bheag ri sonas ur Ban-righinn."

### Knox an làthair na Ban-righinn uair eile.

Cha d' éisd luchd-miodail na Ban-righinn tuilleadh; am mach ghabh iad agus ìnnsear dhith gu'n do shearm-

onaich Knox an aghaidh a pòsaidh. Cha do thaitinn so ris a' Bhan-righinn. Dh' àithn i Knox a thoirt 'na làthair. An uair a chunnaic i e thòisich i ri gul agus ri meacanaich mar leanabh beag, agus thug i an aghaidh air a chionn gu'n robh e a' toirt mì-chliù araon oirre féin agus air a riaghladh. An uair a chunnaic Knox gu'n robh i a' fàs na bu chiùine fhreagair e gu stòlda : "A Bhan-righinn oirdhearc, na 'm faiceadh Dia iomchuidh ur saoradh o na barailean coirbte anns an deachaidh ur n-oilean cha'n abradh sibh gu'n d' thubhairt mise facal as an rathad. Am mach as a' chrannaig cha'n eil e bitheanta leam oilbheum a thoirt ; ach anns a' chrannaig cha mhi mo mhaighstir féin, ach seirbhiseach an Ti a tha ag àithneadh dhomh an fhìrinn a labhairt am mach gun mhiodal ri àrd no ri ìosal."

" Ach," ars a' Bhan-righinn, " ciod e do ghnothuch ri m' phòsadh-sa ? "

Bha Knox a' dol a mhìneachadh dhith a dhleasnais mar mhinistear an t-soisgeil, nuair, le corruich, a ghlaodh i am mach ris : " Có thusa ? Ciod e do ghnothuch ri m' phòsadh-sa ? "

" Le 'r cead, a Bhan-righinn," arsa Knox, " tha e fìor nach iarla no morair mi ; gidheadh chunnaic Dia iomchuidh mo thogail suas a chum leas na rìoghachd. Seadh, dhòmhsa buinidh rabhadh a thoirt mu 'n olc cho math ris a' mhorair is àirde inmhe. Tha mo dhreuchd agus mo choguis ag iarraidh orm a bhi dìleas ; agus uime sin their mi a rithist an là a dh' aontaicheas maithean na rìoghachd so sibhse

a cheangal ri Pàpanach, nach urrainn doibh tuilleadh a dheanamh a chum Crìosd agus fhìrinn fhògradh as an rìoghachd, agus ar còraichean a spìonadh uainn."

Air so thoisich a' Bhan-righinn ri bas-bhualadh. Sheas Iain 'na thosd a' dian amharc oirre. Mu dheireadh labhair e.

" Cha bu taitneach leam riamh," ars esan " aon de chreutairean Dhé fhaicinn a' gul ; is gann gun dùraic mi eadhon mo chlann féin a smachdachadh air eagal an cluinntinn a' caoineadh. Dhuibhse, ar leam nach d'thug mi aobhar-caoinidh. Co-dhiùbh, is fèarr dhomh ur deóir-se fhaicinn na mo choguis féin a lot agus an rìoghachd a bhrath do thoil a nàmhaid le m' thosd ? "

Is ann a nis a b' àirde glaodh na Ban-righinn, agus gun tuilleadh éisdeachd dh' òrduich i am mach as a sealladh e.

Chuir i a comhairle ris na morairean ciod a dheanteadh air. Chomhairlich cuid a chrochadh ; cuid a losgadh gu bàs ; ach cha robh obair Knox fathast ullamh. Uime sin fhuair e as.

### Knox mu choinneamh Cùirt-lagha.

Am feadh a bha a' Bhan-righinn an Struibhle, chum an teaghlach aifreann anns an lùchairt an Dun-Eideann gu follaiseach. Cha robh muinntir a' Chreidimh Athleasaichte toilichte leis an so, agus air dhoibh aon là móran fhaicinn a' dol a steach, thilg iad iad féin 'nam measg a' feòraich c' ar son a bha an lagh cho ladarna air a bhriseadh. Bha an iorghuill a nis air bonn ; ach

cha do chailleadh beatha. Chaidh dithis de luchd a' Chreidimh Ath-leasaichte a ghlacadh le òrdugh na Banrighinn, agus bha là air a shònrachadh a chum am feuchainn.

Chunnaic Eaglais Chrìosd gu'n robh, cha'n e mhàin, an dithis so an cunnart am beatha, ach an lagh a dhìteadh iadsan gu'n ruigeadh e mìltean. Thug iad, uime sin, air Knox coinne a ghairm air là na cùirte chum iad féin a dhìon. B' àill le càirdean na Banrighinn a dheanamh am mach gu'n robh a' choinne so mi-laghail, agus gu'n robh briathran na litreach ceannairceach ; agus shaoil iad a nis nach robh dol as aig Knox ; bha an lagh air greim a dheanamh air aon uair eile.

Mu 'n d' thàinig là na cùirte rinn iad na bha 'nan comas a chum eagal a chur air, feuch an aidicheadh e gu'n robh e ciontach ; ach bha làthaireachd Dhé le Iain Knox, agus cha bu daoine chuireadh giorag air.

"Cha d' rinn mi," ars esan, "ach mo dhleasnas, agus, uime sin, ciod air bith mar thachras tha m' earbsa gu'n seas mo Dhia mi."

Thàinig a nis an là. Thugadh am prìosanach an làthair. An uair a chunnaic a' Bhan-righinn e rinn i iolach mór ghàire.

"Sin," ars ise, "fear a thug ormsa bhi a' gul ; theagamh gu'm faic mise esan a' gul an diugh."

Thòisich an deuchainn, agus cha robh i soirbh. Dh'aidich Knox gu saor gur e a sgrìobh an litir, ach nach robh a' choinne air mhodh air bith mì-laghail. An uair

a chual a' Bhan-righinn e, ghlaodh i am mach: "C' ar son a tha sibh cho leanabail ris? Có a thug òrdugh dha m' ìochdarain-sa thoirt cruinn?"

"Is iomadh uair," arsa Knox, "a thug mi cruinn iad araon là Sàbaid is seachdain, agus cha chualas riamh gu'm b' olc gus a nis. Cha'n e mhàin," ars esan agus e a' gabhail misnich, "gu'm bheil an t-àm a chaidh seachad fathast fa chomhair mo shùl; tha mi a' faicinn treud lag Chrìosd cho mór an cunnart 's a bha iad riamh. Anns an àm a chaidh seachad bha an diabhul ag imeachd a sìos agus a suas 'na fhìor choltas féin; tha a nis sgàil air a ghnùis, agus meallaidh e anamannan bochd mur bi iad 'nam faicill. A mhaithean na h-Albann, am bheil sibhse am beachd gu'n caisg fuil na dithis bhràithrean so ìotadh nam Pàpanach? Cha chaisg; cha dean i ach an càil a bhrosnachadh. Tha fhios againn air ar cosd nach eil ach neimh agus domblas 'nan cridheachan. Agus, a Bhan-righinn, ribhse theirinn gur mic do 'n diabhul iadsan a tha 'gur brosnachadh an aghaidh caoraich bhochd Chrìosd, agus gur i obair an athar, an seana bhreugaire agus an daor mhortair, a tha iad a' dèanamh."

"Ciall, ciall!" arsa fear de na morairean; "cha'n ann 'sa chrannaig a tha thu an dràsd idir, cuimhnich."

"Tha mi," arsa Knox, "far am bheil e mar fhiachaibh orm an fhìrinn a sheasamh; agus an fhìrinn seasaidh mi an làthair dhaoine agus ainglean."

A chur an sgeóil an aithghearr, fhuair Iain fa sgaoil

aon uair eile, ged nach b' ann le deòin mórain de na bha an làthair, gu h-àraidh a' Bhan-righinn.

**Mar thug Knox oilbheum do 'n righ.**

Anns a' bhliadhna 1566, phòs a' Bhan-righinn Pàpanach, fear Darnley, mac Iarla An Leamhanaich. Chuir so móran fuathais air luchd a' Chreidimh Ath-leasaichte, agus cha robh iad gun aobhar aca. Bha an duine so do thaobh nàduir àrdanach, ceannlaidir; agus chuir a phòsadh an truaigh gu h-uile air. Thug a' Bhan-righinn fainear éigheach 'na rìgh, gun chead iarraidh air a maithean, nì a bha an aghaidh lagha agus riaghailt.

Coma; chaidh Darnley agus a' Bhan-righinn aon là 'nan carbadan rìomhach a dh' éisdeachd Knox. Thachair do 'n cheann-teagaisg a bhi o Isaiah, xxvi. 13, 14 —" O Thighearn, ar Dia, bha ceannas oirnn aig tighearnan eile a bharrachd ortsa," etc. Air dha labhairt mu thighearnan aingidh a chuireas Dia, air uairibh, os cionn pobuill a chum an sgiùrsadh air son am peacaidhean, leugh e o 'n treas caibideil agus an ceathramh rann, " Agus nì mi leanabanan 'nan uachdarain orra, agus riaghlaidh naoidheanan os an cionn." Ghabh an rìgh so chuige féin, agus chaidh e dhachaidh làn corruich. Chaidh òrdugh gu Knox gun searmonachadh tuilleadh gus am fàgadh an teaghlach rìoghail am baile. Cha b' fhada chum so e; oir thug iad Sasunn orra an ceann da là.

**Mort Rizzio.**

Chunnaic luchd a' Chreidimh Ath-leasaichte nis an

cunnart anns an robh iad féin agus an creideamh. Bha na neòil a' dubhadh agus an speur a' fàs na bu ghruamaiche gach là. B' éiginn d' an càirdean a b' fhèarr teicheadh agus an rìoghachd fhàgail, agus thòisich a' Bhan-righinn air a' chothrom a ghabhail a chum creideamh an t-sagairt a chur air bonn a rithis. Chum an rìgh agus cuid de uaislean an fhearainn Aifreann gu follaiseach, agus chuir a' Bhan-righinn a làmh-sgrìobhaidh ri reachd a chum a h-uile anam de 'n Chreideamh Ath-leasaichte a sgrios gun tròcair mur tionndaidheadh iad.

Mu'n àm so thionndaidh móran de na maithean, agus eadhon an Righ féin, an aghaidh Rizzio, àrd-chomhairleach na Ban-righinn agus nàmhaid fuilteach a' Chreidimh Ath-leasaichte, agus cha b' fhois no tàmh dhoibh gus an do mhort iad gu h-an-iochdmhor e. Chuir mort an duine so corruich anbharr air a' Bhan-righinn, agus chaidh gnothuichean a nunn 's a nall gus an do thill na maithean a bha air am fògradh. Leis gach nì a bh' ann cha d' fhuair a' Bhan-righinn a miann air a' bhliadhna so. Beagan 'na dhéidh so chaidh an Rìgh féin a mhort air iarrtas Iarla Bhothwell, a thuit an trom-ghaol air a' Bhan-righinn, ged bha e pòsda mar bhà. An ceann beagan làithean rinn iad suas rì chéile. Thug so oilbheum do mhaithean na rìoghachd ; chuir iad a' Bhan-righinn bhàrr a' chrùin, agus chuir iad an eilean Loch-lìobhainn i. Theich Bothwell. Chuireadh airgead-cinn as mar mhortair agus

dh' éigheadh an t-Iarla Moirreach 'na fhear-ionaid rìgh 'gus an tigeadh an t-oighre gu aois.

### Mort an Iarla Mhoirrich.

Anns a' bhliadhna 1568 fhuair Ban-righinn Màiri ìnnleachd air teicheadh o eilean Loch-lìobhainn an déidh a bhi am prìosan ann rè dlùth air bliadhna. A thiota dh' éirich móran leatha nach robh toilichte leis a' Mhoirreach. Choinnich na h-airm aig Langside, mu thuaiream dà mhìle mu dheas air Glascho, agus chaidh an là leis a' Mhoirreach. Theich Màiri do Shasunn ; ach chuir a luchd-leanmhuinn rompa gu'm biodh bàs fear-ionaid an rìgh, Moirreach, air an làmhan. Is ann mar sin a thachair. Thilg fear Hamilton, aon là, le peilear e—a cheart duine a shàbhaileadh leis a' Mhoirreach o 'n chroich beagan roimhe so.

Bha Knox agus am Moirreach cho mór aig a chéile 's gu'n do ghabh e a bhàs gu mór gu cridhe. Tha e air aithris nach d' fhuair e riamh os a chionn. Rinn e searmoin-thòrraidh air a shon o na briathran : " Is beannaichte na naoimh a gheibh bàs anns an Tighearna." An uair a tharruing Knox a suas biùthas agus buadhan an duine mhaith so, de 'n trì mìle a bha 'san éisdeachd, cha robh a h-aon diubh nach robh a' sileadh nan deur.

### Knox a' teannadh g'a chrich.

Mu'n àm so bha beatha Knox a ghnàth an cunnart. Feadh na h-oidhche bha na peilearan a' srannraich m' a chluasan, agus b' fheudar freiceadan a chur air an tigh

air eagal gu'n rachadh a mhort. Bha teanga luchd-mìoruin a' togail sgleò air. B' àill leò a ràdh gu'n do chuir e fios gu Ban-righinn Shasuinn gu cogadh an aghaidh a dhùthcha.

"Na rinn mi air son mo dhùthcha," arsa Knox, "cha'n eil sùilean aig an linn so a chì e; ach chì agus aidichidh linntean ri teachd e. Tha mi nis a' triall air slighe gach uile fheòil; cha'n eil mi ag iarraidh ach, ma tha nì air bith ri ràdh a'm aghaidh, gu'n rachadh a ràdh gu follaiseach. Oir is neo-sheirceil an nì ma dh' fheumas mi am shean aois dol a chogadh ri ialtagan agus ri cailleachan-oidhche nach tig a chum an t-soluis."

Mach uaidh so bha Knox gach là a' fàs na bu laige agus na bu laige. Chuir an casgradh uamhasach a thachair 'san Fhraing a cheann fodha gu h-uile; oir mhortadh an aon seachdain, am Baile-mór na Frainge a mhàin, còrr agus cóig-fichead mìle de luchd a' Chreidimh Ath-leasaichte. Bha tuiltean fala a' ruith sìos sràidean a' bhaile. Bheum Pàpa na Ròimhe na cluig le toil-inntinn agus chum e Iubili ré iomadh là.

Chunnaic Knox a nis gu'm feumadh e am pàilliun talmhaidh so a chur dheth. Chomhairlich e, uime sin do 'n Eaglais seirbhiseach dìleas fhaotainn 'na àite; agus mhol e dhoibh gairm a thoirt do 'n Urramach Seumas Lawson, aon de àrd mhinistearan Abar-eadhain. Sgrìobh Knox féin chuige e a thighinn g'a amharc, agus aig bonn na litreach thuirt e: "Dean cabhag, a bhràthair, no thig thu ro anmoch."

Bha Lawson cho mór air a chur chuige leis na briath-

ran so agus gu'n do ghabh e a thurus an là-arna-mhàireach. Ràinig e, agus air dha searmonachadh uair no dhà, thaitinn e ris an Eaglais cho math agus gu'n d' thug iad gairm da mar fhear-ionaid Knox.

### Searmoin dheireannach Knox.

An là a chaidh a ghabhail a steach shearmonaich Knox féin le mór chumhachd. Bha Spiorad an Tighearna da-rìreadh air. Mu dheireadh na searmoin leig e fhianuis gu Dia gu'n do chaith e a bheatha 'nam measg an deagh choguis, a' searmonachadh soisgeul Chrìosd an tréibhireas, gun umhail do uasal no do ìosal. Dh' fhàg e an sin beannachd aca am briathran cho tiamhaidh agus cho drùidhteach is nach robh sùil thioram 'sa choimhthional. An déidh na searmoin chaidh e dhachaidh agus ghabh e a leabaidh agus, ma ghabh, cha b' i sin leabaidh gun dòchas. Is muladach an nì, shaoileadh neach, a bhi a' fàgail beannachd gu bràth aig gréin 's aig gealaich, aig ceileireadh binn an doire, aig gàrthaich mhòralach a' chuain, aig càirdean dìleas 'òige, 's aig companaich bhàidheil 'aois ; ach is faoin iad so uile an sùilean an fhìor Chrìosdaidh. Cha'n fhada gus an éirich air-san grian na fìreantachd, hallelùia ainglean agus càirdeas Dhé agus an Uain.

### Earail do na foirfich.

Air Di-h-aoine dh' éirich e gu 'aodach a chur uime, ged is gann a b' urrainn da suidhe air cathair. An

uair a dh' fheòraich iad dheth ciod a thug air éirigh, thubhairt e gu'n robh a mhiann air dol do 'n eaglais—gun chuimhne nach b' e Là na Sàbaid a bh' ann—" Oir," ars esan, " bha mi fad na h-oidhche a' beachd-smuaineachadh air aiseirigh Chrìosd, agus tha facal no dhà agam chum na h-eaglais bhochd." An ceann tacain chuir e fios air na foirfich a chum beannachd fhàgail aca. An uair a thàinig iad thubhairt e riù : "A bhràithrean rùnach, thàinig mu dheireadh an uair air son an tric an robh mi a' guidhe ; an uair a dhruideas mo shùil air an t-saoghal mheallltach so agus a chì sàbhailte mise an taobh a stigh de gheata rìoghachd na glòire. Air leabaidh mo bhàis a nis mar tha mi, leigeam m' fhianuis gu Dia nach do theagaisg mi ach fìrinn an t-soisgeil, agus gu'm b' e eòlas a thoirt do 'n aineolach, neart a thoirt do 'n anfhann, comfhurtachd do 'n dream a bha fo bhròn air son an cionta, agus an t-uaibhreach irisleachadh le bagraidhean leabhar Dhé, a bha agam a ghnàth anns an amharc. Tha fhios agam gu math gu'n robh iomadh aon a' faotainn coire dhomh a chionn cainnt cho làidir a chleachdadh ; ach aig Dia tha fios, ged bha mi a' seirm tàirneanach a' bhreitheanais 'nan cluasan, gu'n robh mo chridhe a' leaghadh le gràdh d' an anamannan. Na 'n caomhnainn ìosal no uasal, cha b' airidh air mo dhreuchd mi, agus cha bhiodh là mo chunntais 'na là cho taitneach dhomh. Tha mi 'gur fàgailse a'm dhéidh ; ach leanaidh sibh an aithghearr. Cuiribh an deagh chath ; glacaibh misneach, ged tha mise 'gur fàgail ; agus fhad 's a

dh' fhanas sibh am fìrinn Chrìosd faodaidh sibh dùbhlan a thoirt do gheataibh ifrinn."

Beagan mu 'n do ghabh e a leabaidh dh' iarr e air a mhnaoi an uair a dh' fhàsadh e lag 's nach b' urrainn da leughadh, ise a leughadh dha gach là an xvii. caibideil de Shoisgeul Eòin, caibideil de 'n Litir chum nan Ephesiach, agus an xxxiii. caibideil de Isàiah.

**Briathran luachmhor o'n ghaisgeach thinn.**

Bha e a nis air fàs cho fann 's nach b' urrainn da labhairt ach le mór shaothair ; gidheadh cha d' fhàg neach taobh a leapach gun earail. Thòisich bean-uasal dhiadhaidh aon là r'a mholadh air son na rinn e as leth a' chreidimh agus a dhùthcha. Chuir Knox grabadh oirre.

" Fois, a bhean-uasal," thubhairt esan, " tha an fheòil i féin dona gu leòir gun a séideadh suas. Is e Crìosd an aon charraig air am bheil mo dhòchas air a stéidheachadh."

Air Là na Sàbaid bha e sàmhach car ùine fhada. Mu dheireadh, ars esan, le guth socrach : " Ma tha neach 'san éisdeachd, thigeadh e agus faiceadh e obair Dhé. Bha mi o chionn dà oidhche a' tagradh air son Eaglais Chrìosd, an comunn beag a tha fo dhìmeas anns an t-saoghal, ach a tha 'na shealladh-san luachmhor mar chlach a shùl. Bha mi a' gleac ri Sàtan a tha ag iarraidh a slugadh suas, agus trid fuil an Uain thug mi buaidh. Bha mo spiorad air nèamh agus fhuair

mi blasad air sòlasan an ionaid bheannaichte sin. Cia fada, O Iosa ?—cia fada ? "

Dh' fharraid cuideigin a bha 'san làthair, an robh e a' fulang péin.

" Cha'n eil," ars esan ; " na 's mò na esan a tha cheana air nèamh. Na 'm b' e toil Dhé e, chuirinn suas leis an leabaidh so fad sheachd bliadhna. An uair a tha an spiorad an Crìosd cha chuir am bàs giorag air an fheòil."

Iomadh uair, an uair a shaoilteadh e bhi 'na chadal, chìteadh a bhilean a' gluasad agus chluinnteadh e ag ràdh : " A Thighearna, thoir aodhairean dìleas do D' Eaglais; aisig sìth do 'n rìoghachd. Thig, a Thighearn Iosa, thig."

Bha e aon oidhche ri trom osnaich agus ri spàirn troimh chadal. An uair a dhùisg e dh' fheòraich iad deth ciod a bha a' cur trioblaid air.

" Is fhad," ars esan, " o'n thòisich Sàtan ri m' pheacaidhean a thilgeadh orm gus mo thoirt gu an-dòchas ; ach chum mi sgiath a' chreidimh ris. Tha e a nis a' cur a'm inntinn gu'n do thoill m' oibre féin domh àite am measg nan naomh ; ach, moladh do Dhia, a chuir chugam an Sgriobtur so : ' Ciod a th' agad nach d' fhuair thu ? ' Tha a nis crìoch air a' chath, cliù do Dhia ; bidh Knox an aithghearr far nach ruig saighdean Shàtain e."

**Knox an glacaibh a' bhàis.**

Air Di-luain dh' fhàg e an leabaidh car tamuill ;

ach bha e cho fann 's nach b' urrainn da seasamh air a chasan. Shuidh e an cathair car leth-uair, agus an sin thogadh do 'n leabaidh a rithis e. Anns an fheasgar dh' iarr e air a mhnaoi far an do thilg e a cheud acair a leughadh. Thuig i féin a' chuid eile, agus leugh i an xvii. caibideil de 'n t-Soisgeul a réir Eòin. Mu leth-uair roimh dheich rinn iad ùrnuigh. Dh' fharraid neach dheth an cual e an ùrnuigh.

" O b' fhèarr leam gu'n cluinneadh an saoghal i mar chuala mise i," ars esan. " A Thighearn Iosa, glac mo spiorad."

Air so thuit e seachad an glacaibh a' bhàis, gun spàirn, gun ùbraid, 'na sheachd agus tri-fichead bliadhna.

**C'ar son nach do chaomhain Knox na tighean aoraidh ?**

Tha iomadh neach an diumb ri Knox a chionn nach do chaomhain e na tighean-aoraidh brèagha a chost na h-uiread de airgead.

" Nach fóghnadh dha," their iad, " na sagartan fhuadach am mach asda gun na h-eaglaisean a thoirt a nuas m' an cluasan ? "

Bha Knox tuilleadh 's eòlach air na sagartan ; bha fhios aige mur cuireadh e an nead leis a' chreig gu'm pilleadh am fitheach. Is borb obair, shaoileadh neach, cas no làmh a ghearradh bhàrr duine 's e beò ; ach chì an léigh gur e so na tha eadar e 's am bàs. Bha rìoghachd Albann da-rìreadh tinn ri àm Knox, agus

mur gabhadh e leigheas garbh dhith cha robh i an diugh mar tha i.

Chaidh Knox adhlacadh an Dun-Eideann le mór urram. Thogadh carraighean mar chuimhneachain air an iomadh àite. Tha aon diubh so r'a faicinn an Glascho air cnoc àrd dlùth do 'n Eaglais-mhóir. Tha Knox féin air a mullach air a shnaidheadh an cloich, le a Bhìobull an cùl a dhùirn agus e mar gu'm biodh e a' searmonachadh do na mìltean a tha gach là a' dol 'san rathad.

"THA AN SIN 'NA SHINEADH," thubhairt Iarla Mhorton aig uaigh Knox, "FEAR AIR NACH ROBH RIAMH EAGAL ROIMH GHNUIS DUINE."

# ROB RUADH.

## Na Griogaraich.

BU mhac Rob Ruadh do Dhòmhnull Mac-Griogair, de theaghlach agus de thigh Ghlinne-Goill, còirneal an arm an Rìgh. B'i a mhàthair nighean Fir Dhun-eabhais—Ban-chaimbeulach mheasail, urramach, eireachdail. Anns an àm so, mar tha fios aig an t-saoghal, bha na Griogaraich fo chruaidh fhòirneart. Bha iad air an cunntas air chùl lagha. Bha iad air an ruagadh o bheinn gu srath, agus o shrath gu beinn, le coin-dubha agus le gunnachan, mar na cearcan-tomain, air chor is nach robh tighinn-beò aca—ni a thug air móran diubh an sloinneadh àicheadh. Chuir Rìgh Seumas am mach Achd : gach mac màthar dhiubh a sgrios le claidheamh 's le teine. Cha'n e so a mhàin, ach chaidh duais mhór a thairgseadh do gach neach a bheireadh ceann Griogaraich do Dhun-Eideann, air chor is gu'n robh iad a' toirt nan ceann diubh, cha'n e mhàin 'nan cadal agus 'nan dùsgadh, ach 'gan togail an déidh an adhlac, agus a' toirt an cinn air dà thaobh eich a dh' ionnsuidh an Rìgh.

Theagamh gu'm farraid an leughadair : " C' ar son a bha so ? Na 'm biodh iad neo-chiontach cha bhiodh sin mar sin." Freagram : Is e mo bharail féin nach robh iad na bu mhiosa na 'n coimhearsnaich ; ach bha

iad treun, àrd-inntinneach agus àrdanach ; agus thug
so gamhlas doibh. Mar dhearbhadh air gu'n d' fhuair
iad ana-cothrom tha fios againn, an uair a thàinig
Clann-Iain Ghlinne-comhann anns 'a bhliadhna 1588
gu Gleann-Airtnidh, monadh-frìth a bhuineadh do 'n
Righ, 's a leag iad fiadh agus earba no dhà, rug an
cileadair orra, agus gheàrr e dhiùbh na cluasan. Ghabh
na h-òganaich a leithid de thàmailt as an so is nach
luaithe a ràinig iad Gleann-Comhann na thàinig iad air
an ais le laoich eile d' an cinneadh, agus thug iad an
ceann de Dhrumann, am fear a rinn so. An déidh an
ceann a thoirt deth chaidh iad leis gu tigh a pheathar—
Bean Aird-mhoirlich. Chuir iad air a' bhòrd m' a
coinneamh e, agus mìr arain 'na bheul. 'Na dhéidh
so thug iad gu Baile-chuidir e, far an robh an càirdean
na Griogaraich. An uair a chuala na Griogaraich mar
a bha, chuir gach fear a làmh air a' cheann-gun-cholainn
agus thug iad mionnan gu'n seasadh iad na Dòmhnull-
aich, thigeadh mar thoilicheadh. Fhuair an Rìgh
brath mar thachair, agus is ann air na Griogaraich a
thuit an cionta. Tha fhios againn, aig àm eile an uair
a thainig Mac-a'-Chombaich, triath Luis, orra an
Gleann-freothainn, le ceathrar mu'n aon, chum gach
mac màthar dhiubh a mhort, agus a mharbh na Griogar-
aich còrr agus dà-cheud diubh, gur ann air na Griogar-
aich a thuit an cionta. A dh' aon fhacal, chaidh na
breugan ìnnseadh do 'n Righ, agus bha e cho socharach
agus gu'n do chreid e iad. Cha robh treubh no fine
an Gaidhealtachd na h-Albann a bu rìoghala agus a bu

dìriche na na Griogaraich ; ach chuir ceilg, agus carachd, agus gamhlas as doibh.

**Rob 'na òige.**

Cha robh nì air bith ri chomharrachadh air Rob Ruadh fad làithean òige ach gu'n robh e garbh-chnàmhach, gaoisneach ; feum-sgaoilte, cruadalach. Bha e socrach, ciallach, deagh-nàdurrach gus an rachadh a thogail ; ach nuair rachadh, chuireadh scalladh a shùl crith air gealtair. Bha a ghàirdeinean comharraichte fada, agus cha robh fear-claidhimh d' a aois anns an rìoghachd a bheireadh bàrr air. Bha aon rud 'na ghiùlan a thug na coimhearsnaich fainear ; is e sin : bha gach ceathramh, gu beag ni, de àrd-bhàrdachd a dhùthcha aige air a mheamhair. Chaitheadh e là samhraidh a' dearcadh air mòrachd nam beann, am badain cheò a' snàmh air an uchd agus aisling nam fiadh 'nan ceann ; air a' choire dhomhain, ùdlaidh, chraobh-sgàileach ; air a' chuan-mhór le stuaghan ceigeineach, crom-bhileach ; no air an lochan chiùin mar fhairge ghloine, far am biodh na bric a' plubraich a' ceapadh chuileag le 'n cam-bheul. Dh' fhàs inntinn Rob mór le bhi mar so a' beachdachadh air oibrean móra a' chruthachaidh anns am bheil Dia r'a fhaicinn ; ach mur biodh inntinn gu nàdurra mór cha ghabhadh e suim diubh.

Mór agus àrd mar bha inntinn Rob, cha'n fhac e bealach air a shon ach an tuathanachd. Ghabh e an uair a thàinig e gu duineadas, gabhail fhearainn am Baile-chuidir an siorramachd Pheirt, far an do shoirbh-

ich e gu mhiann fad iomadh bliadhna. Mu dhei
eadh, cha robh a bhi beò aige le mèirlich a bha a' tighin
bho 'n taobh tuath agus a' goid a spréidhe feadh r
h-oidhche, gus am b' éiginn da buidheann dhaoine
thogail agus e féin a chur air an ceann a dhìon agus
ghleidheadh a chodach.

### Rob air tòir Shladairean o'n taobh tuath.

Mu 'n àm so thàinig buidheann a h-uile ceum
siorramachd Rois, agus shlad iad leò cóig bà deu
bho ghabhail Fhionnlairig. Chaidh fios a thoirt d
Rob mar thachair. Sheinn e 'fhìdeag. Fhreagair
dhà laoch dheug, agus air tòir nan creachadairean ghab
iad. Choisich iad dà là agus oidhche eadar monadh
frithir mu'n d' fhuair iad brath orra ach luirg a' chruidl
Rug an treas oidhche orra air crìochan Bhàideanaicl
monadh ùdlaidh, fiadhaich. Leag iad an ceann air a
fhraoch mar chluasaig, am breacan mar phlaide 's ma
bhrat, agus chaidil iad. Cha luaithe a dhùisg fear de'
chomunn as a cheud chadal na chunnaic e anns a
àite fhiadhaich, fhàsail so griosach mhór theine asta
beag uapa. Dh' èalaidh Rob agus a bhuidheann g
fóil, agus fiughair aca gu'n robh an t-eun air spòig aca
ach có bha an so ach buidheann chèard. Co-dhiùb
dh' innis iad gu'm fac iad Clann-Mhic-Rath a' do
seachad leis an fheudail mu fheasgar; agus rinn ia
seòladh-corraige far am faighteadh iad. Mu chamhar
aich an là, dìreach an uair a bha Clann-Mhic-Rath a
togail orra an déidh an oidhche a chur seachad ar

faing-fhalaich—gleann cumhang bho nach faicteadh mullach nam beann—thàinig Rob agus a bhuidheann orra. Ghlaodh Rob riu stad, le guth a dhùisg na ceudan mac-talla, agus a thug air fiadh is air earba ruith gu mullach nam beann. Cha do stad iad ; agus an uair a chunnaic Rob so leum e orra ; agus an cóig mionaidean bha seisear dhiubh sìnte air an làr. Bha aon-deug dhiubh an làthair fathast a laimhsich an claidheamhan gu fearail ; agus cha do ghéill iad gus an do mharbhadh dithis eile agus an do leònadh cóignear. Chaidh Rob e féin a leòn, agus triùir no ceathrar de a dhaoine, agus fear a mharbhadh ; ach coma, thug e dhachaidh a' chreach, agus liubhair e thairis gach ionga dhiubh do 'n fhear d' am buineadh iad.

Fhuair so cliù mór do Rob Ruadh, air chor is gu'n d'aontaich móran aig nach robh umhail dheth roimhe, am màl-dubh a phàigheadh dha 'na dhéidh so. B' e so cìs, dìreach leth-bhreac na cìse ris an abrar " assessment for police " am bailtean móra—cìs a phàigheas bochd is beartach, a réir an inmhe, air son an cuid is an cuideachd a dhìon bho robairean. B' ann air a shon so a thogadh a' bhuidheann ainmeil " Am Freiceadan Dubh,' freumh

" Na seann Réisimeid Dhuibh mheasail,
An Dara-té-'s-an-da-fhichead ;"

agus b' ann air a' cheart mhodh a bha iad air am pàigheadh. Ghabhteadh a' chìs an airgead, am min, an spréidh, no an ni air bith eile a réir mar a dheanadh iad féin agus an tuath cùmhnant.

### Rob 'na dhròbhair.

Phòs Rob Ruadh baintighearn òg, àlainn, Nic-Griogair de theaghlach Chomhair. Bha iad cho sona le chéile ri dithis a chaidh riamh cuideachd. Bha a h-inntinn-se air a gnothuch féin ; agus cha d' thuirt i riamh ri Rob : " Is olc a tha thu a' deanamh."

Bha Rob cho measail agus cho seasmhach ri 'fhacal is gu'n do rinn na h-uaislean a b' àirde 'san dùthaich companach dheth. Cha'n e mhàin sin, ach an uair a dh'eug Ceann-cinnidh nan Griogarach anns a' bhliadhna 1693, a' fàgail 'oighreachd d' a bhràthair dìolain, a thàinig a nuas an déidh a bhàis-san gu 'mhac, Eóghan, a dh' fhàg an rìoghachd, cheannaich Rob an oighreachd, Ionbhar-snàid air bruaich Loch-Laomainn. Mu'n àm so ghabh Mont-rós e an cuideachd ris mar dhròbhair ; oir bha miadh mór air crodh Gàidhealach an Sasunn ; agus thug Rob agus a ghillean sgrìob le dròbh uair no dhà 'sa bhliadhna do 'n rìoghachd sin.

Uair de na h-uairean, a' tilleadh à Sasunn rathad Mhoffat, thàinig e air oifigeach agus buidheann de shaighdearan agus iad a' crochadh ceathrar dhaoine air craoibh gun aobhar ach gu'n robh iad, mar theirteadh, de 'n " Chreideamh mhór." Bha maighdeann bhòidheach, agus ceangal-nan-ceithir-caol oirre, aig bun na craoibhe, agus i a' gul air son a h-athar agus a bràthar, dithis de na chroch iad. Cho luath agus a bha a' cheathrar seachad rug na saighdearan air a' mhaighdinn agus thug iad i gu bruaich aibhne gus a bàthadh gun umhail d' a h-ùrnuigh agus d' a h-achanaich air son tròcair.

Leagh cridhe Rob. Dh' fharraid e ciod a b' aobhar. Thuirt an t-oifigeach ris dol mu chùl a ghnothuich, air neo gu'm faigheadh e féin an tomhas ceudna. Cha d'éisd Rob ri tuilleadh. Thug e duibh-leum air na saighdearan agus a thiota, bha ochdnar dhiubh a plubraich anns an abhainn. Bha an t-oifigeach agus an deichnear eile 'nam breislich car tamaill. Ghèarr Rob na sreangannan agus leig e a' mhaighdeann mar sgaoil. Tharruing e a nìs a chlaidheamh agus mharbh e an t-oifigeach, agus 'na dhéidh-san dithis de na saighdearan. An uair a chunnaic càch so ghabh iad cead an coise.

**Mar a thog Rob màl na h-oighreachd a thugadh bhuaidhe.**

Mu 'n àm so chuir Rob Ruadh agus Mont-ròs am mach air a chéile, gus mu dheireadh an d' thug Mont-ròs an oighreachd uaidhe le cluip, agus an d' fhuair e 'na ainm féin a h-uile ploc dhith. Chuir Rob roimhe—co-dhiùbh, ma fhuair e an oighreachd—nach pòcaicheadh e am màl. Beagan roimh là mhàil chaidh e féin agus a ghillean agus thog iad a h-uile sgillinn deth, a' toirt bann-aideachaidh dhoibh an ainm Mhont-ròs. Rinn e so ré iomadh bliadhna.

Mu dheireadh, chuir Bàillidh Mhont-ròs, fear Greumach, roimhe nach biodh a' chùis mar so. Thug e air an tuath a choinneachadh air là sònruichte an tigh-òsda an Cill-earn. Coma ; fhuair Rob brath air na bha a' dol air adhart. Thug e fainear e bhi air éigheach aig dorus na h-eaglais air an t-Sàbaid roimhe,

gu'n deachaidh e do Eirinn. Chruinnich am Bàillidh, agus móran uaislean leis, a thogail a' mhàil. Bha Rob agus a dhaoine am falach an coille dlùth do 'n tigh. An uair a shaoil e gu'n robh gach ni deas, thàinig e orra, agus a phìobaire a' cluich roimhe. An uair a chual am Bàillidh a' phìob dh' aithnich e mar bha. Dh'fhalaich e na pocannan airgid ; agus an uair a dh'fharraid Rob dheth ciamar thàinig e air aghaidh leis a' mhàl, fhreagair e nach robh e ach a' tòiseachadh.

" Cha dean do bhreugan feum an so," arsa Rob ; " faiceam na leabhraichean."

" B' éiginn an toirt am follais, agus thug Rob leis a h-uile bonn-a-sè. Cha'n fhóghnadh so, ach sgob e leis am Bàillidh, Fear Chill-earn, agus chuir e do eilean fàsail e aig ceann Loch-Ceatharn, far an do chum e e gus an do gheall e nach togadh e tuilleadh màil bho oighreachd Ionbhar-snàid, a thug Mont-rós uaidhe le éiceart agus le slaightireachd.

### Mar a shaor Rob mòran de uaislean á cunnart.

Uine gun bhi fada an déidh blàr mi-shealbhach Choille-Chreathnaich, bha coinne mhór aig maithean agus uaislean na Gaidhealtachd am Braid-Albann, a mharbh-adh fhiadh, mar gu'm b' eadh, ach da-rìreadh a chur an cinn r'a chéile mu aobhar nan Stiùbhartach. Bha iad uile a dh' aon anam gu'n seasadh iad an tigh rìoghail dligheach sin ; agus chuir a h-uile fear ainm ri paipear a bhi dìleas gu bàs. Le mi-fhortan a thaobh-éiginn thàinig am paipear so gu làmhan Chaiptein

Chaimbeul Ghlinn-Iobhann, a bha mu mhort Ghlinne-Comhann, agus e a' fuireach an Ionbhar-lòchaidh. Cha robh fios aig na maithean a chuir an làmh ris ciamar gheibheadh iad air ais e, agus ghuidh iad air Rob, as leth Dhé, feuchainn ris. Thug Rob an Gearrasdan air. Fhuair e mach an là a bha am paipear ri chur chum an Rìgh an Dun-Eideann. Choinnich e le lethcheud diùlnach na saighdearan a bha 'ga ghiùlan. Thug e uapa e agus, leis an so shàbhail e iomadh amhach agus iomadh oighreachd.

### Mar a làimhsich Rob luchd-fòirneirt.

Mu 'n àm so leudaich móran de àrd chinn-chinnidh nan Gàidheal an oighreachdan le saltairt air tighearnan beaga aig nach robh còraichean sgrìobhte air an cuid fearainn. Chum iad so fhaotainn am mach agus an smàladh chaidh cumhachd a thoirt do Bharan àraidh de theaghlach Earra-Ghàidheal. A h-uile fear do nach b' urrainn a chòir a nochdadh, ghlac e oighreachd, dìreach mar ghàidsear eile. Bha so an déidh do 'n dà rìoghachd a bhi air an aonadh, ri linn Righ Seumas VI. Maille ri iomadh aon eile ghlac e oighreachd bheag an Gleann-Dochairt. Chunnaic Rob gu'm b' éiceart so, agus gu'm bu chòir casg a chur air. Thug e òrdugh d'a ghillean dol do Ghleann-Urchaidh agus feall-fhalach a dheanamh am bealach cumhang dlùth do Chruachan Beann. An ceann ùine gun bhi fada thàinig an ridire agus a dhaoine. Ghlac gillean Rob e. Thug iad leò e gu Tigh-an-droma far an robh Rob féin a' feitheamh

riu. An uair a fhuair Rob làn na làimhe dheth cha'n e mhàin gu'n d' innis e e féin da, ach thug e air ainm a chur ri paipear a dh' aiseag na h-oighreachd do 'n fhear d' am buineadh i. Thug e 'na dhéidh sin e gu Abhainn Fhaolain a bha ainmeil air son buaidh a h-uisge, agus thug e tumadh gasda dha an dòchas gun deanadh buaidh an uisge 'onoir aiseag, agus nach deanadh e tuilleadh fòirneirt air na bochdan.

Is e so a' cheart ridire a chaidh a ghlacadh oighreachd Mhic-Ill-Eathain Chinn-Ghèarrloch an uair a chual e nach robh còraichean sgrìobhte aige. Chuala Mac-Ill-Eathain gu'n robh e a' tighinn agus rinn e deas air a shon. Chruinnich e a dhaoine. Chuir e air cùl cnuic iad agus ghabh e féin 'na aonar a dh' ionnsuidh a' chladaich is a chlaidheamh air a leis, a thoirt deagh-beatha do 'n ridire 's d'a dhaoine. An uair a thàinig e air tìr dh' altaich Mac Ill-Eathain a bheatha agus thug e leis e féin agus a dhaoine a dh' ionnsuidh a thighe. Air an rathad dh' fharraid an ridire dheth an robh barantas aige air a sheilbh. Tha arsa Mac-Ill-Eathain agus e a' séideadh fhìdeig a thug air a dhaoine leum an àird le 'n claidheamhan rùisgte. " Sud agad mo bharantas." Cha d' fharraid an ridire tuilleadh. Ghabh e cuid na h-oidhche, agus an là-arna-mhàireach dhealaich e féin agus Fear Chinn-Ghèarrloch 'nan deagh chàirdean.

Mu'n àm so thàinig mac-bràthar Rob Ruaidh gu oighreachd Ghlinne-Goill ; ach bha airgead-iasaid oirre a b' éiginn, a réir cùmhnaint, a phàigheadh air ais an

taobh a stigh de dheich bliadhna, air neo rachadh a call. An uair a bha an t-àm a' casadh thug Rob an t-airgead do mhac a bhràthar an coingheall chum an oighreachd a shaoradh ; ach am fear a thug a' cheud choingheall, leig e air nach b' urrainn da na paipearan fhaotainn gus an deachaidh an là mu dheireadh de 'n ùine seachad ; agus 'na dhéidh so cha ghabhadh e an t-airgead ged chaidh a thairgseadh dha. Bha fhios aige gu'm b' fhiach an oighreachd a dhà uiread. Na bha 'na bheachd rinn e. Ghabh e còir air an oighreachd 'na ainm féin, agus thug e bàirlinn do Mhac-Griogair òg gach dà-chasach agus gach ceithir-chasach a bha air an fhonn a thoirt air falbh an ceann ochd là. Cha do chòrd so gu math ri Rob. Chruinnich e a ghillean agus chaidh e air forfhais a' chinn-fheadhna aig an robh a chridhe a leithid de ghnìomh a dhèanamh. Chual e gu'n robh fear 'aobhair an Earra-Ghàidheal. Bu choingeis c'àit' an robh e ; b' éiginn fhaotainn am mach. Thug iad an aghaidh air Earra-Ghàidheal. Air an turus, an Srath-Fhaolain, có a choinnich iad ach fear-an-aobhair. Rinn Rob greim air ; thug e leis e gu tigh-osda beag a bha dlùth agus thuirt e ris, sùil mu 'n t-sròin, nach fàgadh e sud gus an liùbhradh e suas barantas oighreachd Ghlinne-goill. Mar is bàidheach duine ris an anam, chuir an ceann-feadhna dithis de a ghillean maille ri dithis de ghillean Rob Ruaidh gu 'chaisteal agus an ceann dà là thill iad leis a' bharantas 'nam pòca. An uair a liubhair e am barantas, dh' iarr e air Rob an t-airgead-iasaid a bha aige air an oigh-

reachd. Thuirt Rob ris nach faiceadh e sgillinn gu bràth dheth : gu'n robh e beag gu leòir mar ùnlagh air son a shlaightireachd agus gu'm faodadh e bhi taingeil faighinn as le craiceann slàn.

Bha móran de 'n fhòirneart so a' dol air aghaidh air feadh na Gàidhealtachd—a' bhéist a bu mhò ag ith-eadh na béist a bu lugha ; ach cha robh àite an cuala Rob iomradh air éiceart nach robh a chlaidheamh rùisgte a' seasamh còir an dìlleachdain agus na ban-traich. Chunnaic iomadh aon de mhaithean na tìre cha'n e mhàin mórachd, uaisle, agus ceatharnas Rob, ach mar an ceudna, am feum a bha air a leithid ; agus rinn Loch-nan-eala, Gleann-Falach, Gleann-Dochairt, Gleann-Lìobhann agus tighearnan eile cùmhnant an uiread so anns a' bhliadhna a thoirt dà air son fòirneart agus fòireigneadh a chumail o dhorus nam bochd agus nan neo-chiontach.

Bha, mu 'n àm so, air oighreachd Pheirt fear, Mac-Griogair, aig an robh gabhail fo aonta laghail ; ach ghabh am bàillidh, fear Drumannach, 'na cheann gu'm briseadh e i ; agus gun choire, gun aobhar dh' òrduich e fear-a'-bhaile mu chùl a ghnothuich. Cha luaithe a chuala Rob mar thachair na chaidh e gu Caisteal Drumainn a dh' iarraidh ceartais. An uair a ràinig e an caisteal, b'e a' cheud fhear a choinnich e am bàillidh. Gun ghuth a ràdh ris thug Rob pailleart duineil dha a chuir a ladhran os a chionn. Dh' fhàg e 'na shìneadh an sud e, agus air aghaidh ghabh e, le ceum farsuing, aigeanta, gu dorus a' chaisteil. Chunn-

aic an t-Iarl e bho 'n uinneig, agus mar ghnàthaich e am bàillidh. Dh' aithnich e Rob. Bha amhluadh an fhaoiltich 'na choltas, fuaradh-froise agus fadadh-cruaidh. Smaointich e gu'm b'e bhi sìobhalt a b' fhèarr. Thàinig e agus chuir e fàilte chridheil air. Thuirt Rob ris, agus a chlaidheamh air chùl dùirn aige, nach b' e 'aoigheachd no mhiodal a bha a dhìth air, ach 'aonta aiseag d'a fhear-cinnidh ; air neo mur aisigeadh gu'n leigeadh e a ghillean mar sgaoil air 'oighreachd. Chunnaic an t-Iarla nach b' urrainn da na b' fhèarr a dhèanamh. Thug e air a h-ais an aonta agus ghabh e féin agus Rob làn a' ghogain le chéile mu 'n do dhealaich iad.

**Mar a thug Rob an tuath bhochd fo a sgèith.**

Bha an Greumach, bàillidh Mhont-rós—air an do rinneadh iomradh cheana—agus an tighearna mar na h-oghachan d' a chéile ; agus cha d' fhàg e clach gun tionndadh—còir no eucoir bu choingeis—an àm togail a' mhàil. Tuathanach 'sam bith a bha an déidh-làimh, cha robh tròcair ann air a shon. Bha eadhon an dìlleachdan agus a' bhantrach air an slugadh suas mar ghreim milis, air chor is gu'n robh e air a mheas leis an dùthaich mar mheur de 'n phlàigh. Mu 'n àm so thàinig e gu cluasan Rob gu'n do reasd e gach nì a bhuineadh do bhantraich bhochd a bha trì cheud marg an déidh-làimh de 'n mhàl. Chaidh Rob far an robh i agus thug e dhith an trì cheud marg. Thubhairt e rithe am màl a phàigheadh agus gun dearmad a dhèanamh air aideachadh fhaotainn air paipear.

Nuair thàinig na maoir a sguabadh leo gach speir a bhuineadh do 'n bhantraich bhochd phàigh i dhoibh gach sgillinn sìos gu pongail agus thug iad dith bann-aid-eachaidh. Air an rathad a' dol dachaidh choinnich Rob iad ; thug e bhuapa gach bonn-a-sè de 'n airgead ; ghabh e orra sioc-sac, agus an uair a chunnaic e gu'n robh gu leòir aca, leig e as iad le breab 'san tulachainn, agus le comhairle gun a leithid a dhèanamh gu bràth tuilleadh, air neo ; air neo !

Bha tuathanach bochd eile air a' cheart oighreachd a bha trì bliadhna an déidh làimh. Phàigh Rob a h-uile bonn-a-h-ochd dheth ; agus an uair a dh' fhàs na sìontan fàbharach agus a fhuair an tuathanach an sgòd leis, agus a thairg e an t-airgead air ais, cha ghabh-adh Rob e. Ars esan, " Fhuair mise bho 'n bhàillidh o chionn fhada e." [Cha'n eil a mhiann air an eachd-raiche so a mholadh no a dhi-moladh. Cha'n eil e ach a' toirt d'a luchd-dùthcha beatha Rob Ruaidh ; deanadh iadsan am feum féin deth. Bha na tim-eannan fiadhaich agus borb, agus cha deanadh ach làmh-làidir sreamadh a thoirt asda ; bha am moll cho trom agus cho tiugh 's nach deanadh ach doineann 'fhasg-nadh.]

**Dìol a rinn Rob air na h-Athallaich.**

Am measg chàich dhùisg cuideiginn aimhreit eadar teaghlach Pheirt agus teaghlach Athaill. Chuir Iarla Pheirt achanaich gu Rob tighinn agus a thaobh a sheasamh. Cha robh aon seach aon diubh mór an sùilean Rob, ach bha e togarrach gu nì

air bith a chuireadh dorran air Athall. Chruinnich e tri fichead d' a ghillean. Chaidh iad fo 'n airm is fo 'n éideadh agus ghabh iad gu Caisteal Dhrumainn. Bha na h-Athallaich an camp air taobh thall Abhainn Fàrn, agus ghabh na Griogaraich agus na Drumannaich air an aghaidh gu cath a thoirt doibh ; ach cha luaithe a chunnaic iad gur h-iad na Griogaraich a bh' aca, a mheas iad mar dhiabhlan, na theich iad mar na h-uiread de chaoraich. Lean na Griogaraich an ruaig, agus Rob air an ceann a' sgoltadh fhear an sud is a' snaidheadh cheann is chluas an so, gus an d' fhàg iad na bha beò taobh am mach a' ghàrr-aidh-dhroma.

#### Caonnag aig tigh-òsd na Crìon-laraich.

Cha do leig Rob air dì-chuimhne na rinn Mont-ròs air ; agus bu chlach 'na bhròig is bu chàilean 'na fhiacail e bho là gu là. Cha bhiodh dìth muiltfheoil no muic-fheoil air Rob fhad 's a bhiodh ceithir-chasach am pàirc-ean Mhont-ròs. Cha bhiodh min a dhìth air agus i 'na mhuileann, no annlann agus e 'na thigh-tasgaidh. Mu dheireadh rinn Mont-ròs gearan ris a' Phàrlamaid, agus thàinig achd am mach casg a chur air Rob agus air a leithidean eile, an glacadh agus an toirt gu cùirt. Cha luaithe a thàinig an t-achd so am mach na chruinn-ich Mont-ròs a dhaoine agus a chuir e iad gu Rob a ghlacadh. An uair a ràinig iad a thigh, mar bha am fortan an dàn, bha e bho 'n bhaile. Coma ; fhuair iad brath far an robh e ; agus mu bhriseadh na fàire an

la-arna-mhàireach thàinig iad air an Tigh-òsd na Crìonlaraich. Cho luath 's a ràinig na Greumaich thilg iad a' chòmhla bhàrr a lùdagain agus bha iad a stigh. Dh' aithnich Rob mar bha a' chùis ; ghlac e a chlaidheamh 's a sgiath agus a h-uile fear mar thigeadh thuiteadh.

"Cha'n éireadh fear a laigheadh leis," gus mu dheireadh an do dhùisg an t-slacraich a ghillean féin a bha 'nan laighe an sabhal gun bhi fad as. Nuair a thàinig iadsan cha b' fhada sheas an iorghuill. Bha na cinn 'gan sguidseadh de na Greumaich mar na dìogain roimh bhat a' bhuachaille, gus mu dheireadh an do theich na bha beò dhiubh.

Bha cóignear mu 'n aon aig Mont-ròs, agus 'na dhéidh so ghabh e a leithid de thàmailt is nach do chuir e bruaillean air Rob car ùine. An uair a chunnaic Rob so dh'fhàs e cho dalma agus cho eucorach is nach robh a bhi beò aig daoine leis. Dh' éirich an tuath 'na aghaidh agus le buidhinn shaighdearan bho Chaisteal Chardrois chuir iad an tòir air. Bha iad a' casadh air Rob—an cuinneinean farsuing fosgailte, agus dìoghaltas 'nan cridhe—nuair a loisg aon de ghillean Rob, fear, Alasdair Ruadh Mac-Griogair, orra bho chùl gàrraidh, agus a thuit an ceannard. 'Na dhéidh so bu mhall leo an casan a' tilleadh 's a' teicheadh. Gu ruige so, mar thuirt am bàrd :

"Am fìreun, b' esan rìgh nan eun ;
Ach Rob b' e rìgh nan daoin."

**Mar b'éiginn do Rob dol am falach.**

A réir coltais b' e so an car a bu mhiosa thug Rob riamh. Chuir a' Phàrlamaid rompa a ghlacadh, agus dh' òrduich iad am mach na "Volunteers." Chaidh na seòid so air a thòir gus an do ràinig iad Druimean far an do chaith iad an oidhche fo 'n armaibh ; oir chaidh ìnnseadh dhoibh gu'n robh cóig ceud de na Griogaraich mar bheagan mhìltean doibh. Cha luaithe a thàinig an là na smaoinich iad gu'm b' fhèarr teicheadh math na droch fhuireach ; agus dachaidh ghabh iad. Chuir a' Pharlamaid a nis réisimeid each g'a ghlacadh, a' cur mìle punnd Sasunnach de airgead-cinn as.

Thug so air Rob e féin fhalach an uaimh a tha aig bun Beinn Laomainn—uaimh anns an d' fhalaich Brus e féin roimhe. Tha an uaimh so air a dèanamh de chlach-an móra a stròic tein-athair is tàirneanach á taobh na beinne. Cha'n urrainn ach duine 'n déidh duine dol sìos, agus sin le fàradh ; agus an déidh a bhi shìos cha'n fhaic neach leus soluis. Cha'n e mhàin sin, ach tha an t-àite cho fiadhaich ùdlaidh is nach mór gur urrainn do bheò-chreutair a thadhal ach do na h-iolairean. Dh'fhaodadh e fuireach an so gu Là-a'-Bhreitheanais mu'n ruigeadh na h-eich air.

Anns an àite fhàsail so chaith Rob iomadh mìos le dithis d'a dhaoine. Mu dheireadh, thòisich iad air tighinn gu fìorair, agus là de na làithean có a choinnich iad ach seachdnar mharcaichean. Dh' fharraid na marcaichean an ainmeannan. Cha do chòrd am freagradh riu. Chunnaic iad nach bu duine cumanta

Rob. Bha iad a nis cinnteach as a' mhìle punnd Sasunnach. Am mach ri bruthach thug Rob is a dhithis ghillean ; agus am mach ri bruthach thug na h-eich as an déidh. An deich mionaidean rinn Rob falach-fuinn orra ; ach, mo chreach, cha robh a chompanaich cho fortanach ; thuit an dithis. An uair a chunnaic Rob so bhuail mire-chath e. Thionndaidh e orra ; mharbh e triùir, agus ceithir de na h-eich, agus leig e leis an triùir eile cead an cas a ghabhail.

**Mar ghlacadh Rob le foill.**

Bha Rob a nis air udal feadh nam beann is e 'na aonar. Thuit càileiginn de leann-dubh air ; cha b'ann air a shon féin, ach air son a mhnatha agus a theaghlaich ; agus chuir e roimhe, thigeadh mar thoilicheadh, gu'n rachadh e g' an amharc. Is ann mar sin a bha. Thug e a thigh féin air rè na h-oidhche. An uair a ràinig e chaidh ìnnseadh dha gu'n do chuir Diùc Athaill fios air, là no dhà roimhe sin, e dhol g'a fhaicinn. Bha Rob an imcheist ciod a dhèanadh e. Bha fhios aige gu'n robh mìle punnd-Sasunnach de airgead-cinn as, agus bha a bharail féin aige air an Diùc : fhuair e a chorrag a losgadh uair no dhà le a leithid. Is e a rinn e, sgrìobh e dh' ionnsaidh an Diùc a dh' fheòraich ciod e bha a dhìth air, agus ciod a ghnothuch ris-san ; ag ràdh ris anns an litir, an clàr an aodainn nach bu mhath leis a bhi earbsach as 'onoir, agus mur gealladh e, an dubh 's an geal nach beanadh e do fhuiltean a chinn, nach rachadh cas dheth g'a chòir.

Nuair ràinig an litir an Diùc, sgrìobh e air ais litir làn de bhóidean nach éireadh beud dha ; nach robh a dhìth air ach a bharail agus a chomhairle fhaotainn a thaobh puinc no dhà de ghnothuichean na rìoghachd. Air sàil na litreach so thàinig teachdaire le banndìdein eadhon bho 'n Phàrlamaid. Nuair chunnaic Rob, an duine còir, so, shuidhich e là ris an Diùc ; oir có a smuainicheadh air cealgaireachd agus eas-onoir an inntinn agus sloinnteireachd cho àrd.

An uair a thàinig an latha, dh' fhalbh Rob air muin eich, a ghille 'na chois, agus

" A mhìol-choin air lomhainn,
Cuid diubh roimhe 's 'na dhéidh,"

agus ràinig e Caisteal Bhlàir. An uair a chunnacas a' tighinn e, thàinig an Diùc am mach 'na choinneamh a chur fàilt air. Is ann an sin a bha an sodan 's am miodal.

" Is ann orm," ars an Diùc, " a tha an toil-inntinn agus a' mhoit do leithid de cheatharnach fhaicinn aig mo thigh ; ach o nach fuiling a' Bhan-diùc sealladh de neach air bith fo armachd taobh a stigh a' chaisteil, is fèarr dhuit do chlaidheamh agus do bhiodag a chur dhìot agus am fàgail am muigh."

Rinn Rob mar a dh' iarr ; chuir e dheth a chlaidheamh agus a bhiodag, agus chaidh e féin agus an Diùc a shràidimeachd do'n ghàrradh-mhór. Cha robh iad fada 'sa ghàrradh an uair a choinnich iad a'Bhan-diùc. Chuir i fàilte air Rob, agus thuirt i gu'm b' iongantach leatha esan a bhi gun chlaidheamh gun bhiodaig. Leis

an so thug i a' bhreug d' a fear. Chunnaic Rob mar bha. Bheireadh e an saoghal a nis air son a chlaidhimh. Sheall e an aodann an Diùc le sealladh nach b' urrainn da a mhì-thuigsinn.

" Tha mi 'gad thuigsinn, a Mhic-Griogair," ars an Diùc, " ach thog thu a leithid de bhruaillean air feadh na dùthcha, agus gu'm feum thu dol do Dhun-éideann."

" A réir coltais tha mi air mo bhrath, ma tà," arsa Rob. " Am bheil e creideasach gu'n do reic duine coltach riutsa 'fhacal, 'fhìrinn, 'onoir agus mòrachd 'ainme air son duais-bhrathaidh shuaraich dhiombuain ? Ach, a chealgair," ars esan, agus e a' tarruing a dhùirn, " dìolaidh tusa air an so fathast."

Bha e air an eanchainn a chur as le aon dòrn, mur bhi, anns a' cheart mhionaid, gu'n do leum tri fichead saighdear suas làimh riu, le oifigeach air an ceann, a ghlac Rob, agus a thug leò e 'na phrìosanach.

Tha Rob Ruadh Mac-Griogair a nis air a bhrath, air a ghlacadh agus air iomain, gun chlaidheamh, gun bhiodag, gu tigh-leanna suarach anns a' chlachan. Cha robh Diùc Athaill gun mhoit agus gun mheadhail gu'n do ghlac e Rob. Chuir e gille agus steud-each a thiota do Dhun-Eideann le litir a dh' ìnnseadh gu'n do ghlac e an robair ainmeil Rob Ruadh, agus nach b' ann gun strì, agus a' guidhe air ceannard an airm buidheann shaighdearan a chur chuige chum Rob a thoirt leò. Cha luaithe ràinig an teachdaire na chuireadh air falbh buidheann thaghte, a mhèars a là agus a dh' oidhche gus an do ràinig iad Cinn-rois far an robh Rob ri

bhi air a liubhairt dhoibh le cuideachd-aotruim, gun tulchuis gun ionnsachadh, á Peirt.

**Mar a fhuair Rob a sàs.**

An uair a chunnaic an Diùc iad, smàd e dhachaidh iad, ag ràdh nach earbadh e am prìosanach riù, ach gu'n rachadh e féin air ceann a ghillean leis. Am feadh a bha an Diùc a' cur a ghillean an òrdugh bha Rob an Lag-an-ràta air a theann ghèard ; ach ma bha cha robh e dìomhanach. Dh' fhàs e féin agus an gèard cho mór aig a chéile ri bràithrean ; oir, cho fad 's a dheanadh uisge-beatha e, cha robh uireasbhuidh orra, agus e aig Rob. Là de na làithean, chuir e litir chun a mhnatha agus chuir e fios gu 'ghille, each a thoirt as an stabull, agus dol leis an litir. Fhuair Rob cead dol gus an stairsneach agus saighdear 'ga choimhead. Thug e an litir d' a ghille. Thug e ceum no dhà a chur, mar gu'm b' eadh, cagair 'na chluais. Bha an t-each meanmnach 'na sheasamh agus aghaidh air an rathad. Am priob-adh na sùl bha Rob an glaic na dìollaid, agus sud am mach e 'na chruinn-leum, a' cur teine as na clachan agus steall as na lòin. Faodar a bhi cinnteach nach robh Athall tuilleadh is toilichte. Chìteadh e a' suath-adh a bhas agus a' cagnadh a shliop le dorran ; agus cha bu lugha dorran na Pàrlamaid nuair chual iad mar thachair.

**Mar ghlacadh Rob an dara h-uair.**

Bha teaghlach Rob a chòmhnuidh aig an àm air gabhail Phort-an-eilein. Cha luaithe ràinig e dhachaidh

na fhuair bàillidh Mhont-ròs brath, agus thàinig e le dòrlach d' a thuath chum a ghlacadh mu 'm biodh e 'na umhail. Chuartaich iad a thigh 'sa mhaduinn mu 'n d' éirich e ; ach cha luaithe thàinig Rob am mach le chlaidheamh mór, fada, dà-fhaobhar agus a sgiath air a ghàirdean clì na thug na tuathanaich chòir an casan as ; agus bha an t-àm aca.

Ghabh a' Pharlamaid a nis nàire asda féin, an dà chuid air son mar ghnàthaich iad Rob, agus air son gun d' fhairtlich e orra. Ghairm iad, uime sin, dachaidh an cuid each agus an cuid mharcaichean, agus leig iad a shrian m' a chluasan. Fhuair Rob fois a nis na 'n gabhadh e fois ; ach cha ghabhadh. Cha do dhì-chuimhnich e riamh mar ghnàthaich Diùc Athaill e, agus chuir e roimhe gu'm biodh aicheamhail aige. Is ann mar sin a bha. Thòisich e ri togail a spréidhe, agus a bhuachaillean a mharbhadh na 'n abradh iad ris gu'm b' olc. An uair a chunnaic an Diùc so chuir e uaidh aon là cuideachd de eachraidh, a thàinig air mu'n robh e 'na fhaicill, 'na thigh féin am Monachal-tuathaireach am Baile-chuidir. Ghlac iad Rob aon uair eile agus thug iad leò e 'na phrìosanach air muin eich. A' tèarnadh sìos bruthach cas ghabh Rob an cothrom. Thug e duibh-leum bhàrr an eich ; gabh e stigh do 'n choille far nach b' urrainn do na h-eich a leantainn ; dhìrich e am bruthach; agus chaidh na daoine dhachaidh leis a' ghad air an robh an t-iasg.

'Na dhéidh so chuir an Diùc fichead fear g' a ghlacadh. Choinnich iad Rob 'na aonar. Sheas e an làrach nam

bonn. Tharruing e a chlaidheamh. Thuirt e riù gu'n robh fios aige ciod e a bha dhìth orra ; "ach" ars esan "mur till sibh an taobh as an d' thàinig sibh, bheir mi bhur closaichean do na h-iolairean." Shéid e an dùdach àrd-fhuaimneach. An uair a chunnaic na daoine meudachd an duine, sealladh a shùl, agus cudtrom airm, bu bhuidhe leo tilleadh gun bhuille a bhualadh. Shaoil iad cuideachd gu'n tugadh an dùdach a ghillean orra.

### Mar a làimhsich Rob am Maor-rìgh.

Ged bha Rob 'na chulaidh-eagail fhad 's a chaidh 'ainm, bha gaol agus àrd mheas aig a chàirdean agus aig a chinneadh féin air. Bha e coibhneil, truacanta ri fear an ana-cothruim, gu sònruichte ris a' bhantraich agus ris an dìlleachdan. Mar dhearbhadh nach robh e gun mheas 'na dhùthaich féin ìnnsidh sinn an naidheachd aithghearr a leanas.

Bha suim mhór airgid aig fear anns a' Ghalldachd air Rob, agus cha robh fios aige ciamar a gheibheadh e a pàigheadh. Mu dheireadh thairg maor-rìgh a mhuinntir Dhun-Eideann, na 'm faigheadh e seisear dhaoine d' a thaghadh féin, nach robh Rob Ruadh no fear eile d' a ainm an Gaidhealtachd na h-Albann nach tugadh e dhoibh air làimh. An sgimilear gun toinisg ! Cha robh fios aige ciod a bha e ag ràdh ; ach chì sinn mar théid dha. Bha am maor-rìgh 'na bhuabhal calma, misneachail, agus chaidh duais mhór a thairgseadh dhà na 'n tugadh e Rob gu Caisteal Struibhle. Thagh e a ghillean ; ghlac iad an claidheamhan, agus an cuaill-

ean, agus bu cham gach dìreach leo gus an do ràinig iad an t-aon tigh-òsda a bha am Baile-chuidir. Chuir fear-an-tighe amharus nach robh rud còir air bith am beachd nan coigreach starbhanta, làidir. Fhuair e am mach fàth an turuis, agus leig e fios gu Rob mar bha. Dh' fharraid am maor-rìgh a nis de fhear-an-tighe c' àit' an robh tigh Rob Ruaidh Mhic-Griogair. Rinn fear-an-tighe seòladh-corraig air, agus thuirt e ris : ma bha e a' dol a chur bruaillein air Rob, gun dol na b' fhaide, air neo gu'm biodh teas a chorraig 'na chuimhne. Chuir am maor so an suarachas. Dh' fhàg e a chuid ghillean air cùl cnuic, agus chaidh e leis féin gu tigh Rob, a dh' fheuchainn ciod e a chitheadh no a chluinneadh e. Ràinig e agus fhuair e Rob aig baile. Thuirt e nach robh ann ach fear falbha a chaill a rathad 's a thàinig a steach a leigeil 'analach. Sheòl Rob gu sìobhalta stigh e do sheòmar nan arm, far am fac e gach taobh a thionndaidheadh e—

" Cha b' e cùirtean mìn de 'n t-sìod',
Cha b' e dealbhan faoin gun phrìs ;
Ach nithean b' àirde feart is rath,
A ghlacadh ann an iomad cath :
Pìob-mhór nan toll, is àille fuaim,
An claidheamh, 's e air leth o 'n truaill,
An sgiath 's a' ghòrsaid is an t-sleagh,
An còrn a chunnaic mìle fleadh,
Tuagh is targaid 's taifeid gheur,
Bian ballach agus ceann an fhéidh,
Fiaclan uamhasach an tuirc,
Cròic-cheann cabarach a' bhuic ;
Bha sud an crochadh cuairt air chuairt
An seòmar so Rob mhóir nam buadh."

Nuair chunnaic am maor-rìgh so shaoil e gu'n robh e anns an àite nach abair sinn ; ach an uair a ghlais Rob an dorus air is a chunnaic e os a chionn duine an crochadh air amhaich, thug e sgreuch as a thug Rob air ais. Dh' fheòraich e ciod a bha a' cur air. Ars esan, " An e duine marbh a tha an crochadh an sud ? "

" Ud, a mhi-thapaire," arsa Rob, " cha'n eil ann ach biast de mhaor-rìgh a thàinig do 'n tigh an là roimhe ; chroch mì e, ach cha d' fhuair mi ùine fathast air son a thìodhlacaidh. Tuigear nach robh anns an fhear a bha an crochadh ach duine-bréige fad na h-ùine. Coma co-dhiùbh, an uair a chual am maor so, ghabh e chuige féin e. Ged bu spaglainneach e a' fàgail Dhun-Eideann, thàinig a nis laigse mu chridhe ; thàinig sgleò air a shùilean ; agus mu'n robh ùine aige anam earbsadh ri Dia, thuit e an neul 'na chorp marbh air an ùrlar. An uair a chunnaic Rob so, dh' òrduich e a thogail am mach agus a thilgeadh anns an abhainn, agus e ag ràdh, " Faigheadh e am mach mar is fèarr a dh' fhaodas e."

An tiota thàinig ceathrar laoch ; rug gach fear air ceathramh dheth, agus thug iad urchair dha beò slàn do 'n abhainn. Cha bhuileach a thàinig an t-uisge thairis air na thàinig boinne-beò ann, agus a rinn e greim-bàis air stoban a bha ri bruaich na h-aibhne. Nuair chunnaic a chompanaich mar bha, thug iad an aghaidh air a' mhonadh ; ach shìn fir agus mnathan agus clann bheag a' ghlinne orra ; agus an déidh breith orra, bhog iad gach mac-màthar dhiubh anns a' cheart abhainn. An uair a dhraghadh gu tìr iad mar usgaidhean

leth-mharbh gun chlì, fhuair gach fear dhiubh breab, agus leigeadh cead an cas dhoibh. Ruith iad mar bha iad—fliuch, fuar, acrach—gus an do ràinig iad Struibhle. Dh' innis iad an so mar thachair, agus móran nach do thachair. Chreid ceannard an airm iad agus a chlisgeadh dh' òrduich e cuideachd de shaighdearan air falbh a chum Rob a ghlacadh. Air an rathad chunnaic buidheann de na Griogaraich iad. Chuir iad amharus mar bha a' chùis, agus chuir iad gille-ruith a thiota air falbh rathad eile a thoirt fairbheanaidh do Rob. Mu'n do ràinig na saighdearean bha Rob am mullach nam beann. An déidh seachdain a chaitheamh a' rùrach 's a' rannsachadh, a' dìreadh chnoc 's a' tèarnadh ghlac, thug iad mu dheireadh thairis. Ghabh iad cuid na h-oidhche am bothan-fàs air leapaichean de fhraoch ùr, uaine. Thàinig na Griogaraich agus chuir iad sop teine ris air eagal gu'm faigheadh iad fuachd. Chaidh aon duine a losgadh le urchair-thuiteamais ; agus air son chàich dheth, thug iad an aghaidh air Struibhle.

### Mar a dh' éignich Rob Fear Ard-bhruchailt màl-dubh a phàigheadh dha.

Dh' ainmich sinn cheana gu'n d' aontaich tuath agus uaislean na dùthcha càin, no cìs, no màl-dubh a thoirt do Rob air son an spréidh agus am feudail a chumail bho chreachadairean. Mu'n àm so bha cuid de thighearnan móra ann a dhiùlt a phàigheadh, ag ràdh gu'm bu dìmeasach leò a leithid. B' ann diubh so fear Ard-bhruchailt. An uair a chunnaic Rob nach pàigheadh e,

chaidh e le ghillean gu 'chaisteal. Dh' fhàg e iadsan air cùl cnuic agus chaidh e féin chum an doruis. Bhuail e, agus fhreagair an dorsair. Dh' fharraid Rob an robh a mhaighstir aig baile.

" Tha," ars am balach ; " ach thuirt e nach faiceadh e duine an diugh, oir tha móran de uaislean aig dinneir leis."

" Abair ris " arsa Rob, " gu'm bheil Rob Ruadh Mac-Griogair aig an dorus agus gu'm feum e tighinn a bhruidhinn ris ged bhiodh an Rìgh aig a bhòrd."

Chaidh an gille agus liubhair e an teachdaireachd. Thàinig e air ais agus thubhairt e gu'n d' iarr a mhaighstir air a ràdh nach robh aithne no eòlas aige air a leithid de dhuine. Shéid Rob an adharc mhór, a thug fuaim a chuir clisgeadh air a' chaisteal, a dhùisg a h-uile mac-talla a bha mar mhìltean mu'n cuairt, agus a thug air maithean agus uaislean na cuirme amharc an aodainn a chéile am breislich, an dùil gu'm b' i an trombaid dheireannach a bh' ann. An tiota bha gillean Rob r'a ghualainn. Thuirt e riù gach ceithir-chasach a bha air an raon iomain air falbh. Thàinig an tighearna nis am mach ; labhair e ri Rob ; dh' iarr e maitheanas ; phàigh e an t-ainfhiach, agus dhealaich iad cho mór as a chéile 's a bha iad riamh.

**Mar a thug Rob creach mhór air ais bho Chloinn-Mhic-Rath.**

Beagan an déidh so thàinig buidheann de Chlann-Mhic-Rath a rìs as an taobh-tuath, agus ghoid iad còrr agus dà cheud caora bho ghabhail tighearna Chreag-

bhàirneid. Cha robh a leithid so 'san àm air a mheas 'na mhèirle idir ; ach mar ghnìomh tapaidh, duineil, teòma, foghainteach. Coma, bha nis rud ri dhèanamh aig Rob ; a réir a chumhnaint cha robh mar fhiachaibh air a' chreach a thoirt air a h-ais ma bha an t-àireamh fo sheachd cinn ; ach an so bha dà cheud.

Am mach ghabh Rob agus a ghillean. Bha iad bho chnoc gu bealach air udal 's air allaban fad thrì seachdainean, gun fhorfhais air na creachadairean, gus, mu dheireadh, an d' thàinig iad orra am monaidhean Chinnt-sàile an siorramachd Rois. An uair a choinnich na gillean faodar a bhi cinnteach gu'n robh "Coille-chreathnaich" aca. Seachdain no dhà eile, agus liubhair Rob a h-uile ceithir-chasach do thighearna Chreag-bhàirneid, ach aon chaora.

### Mar thàinig Diùc Athaill gun chuireadh gu tòrradh Mathair Rob.

Bha Rob a ghnàth a strì ri Diùc Athaill ; cha b' ann air son a chreiche, ach mar dhìoghaltas air son a chealgaireachd. Mu dheireadh, chuir an diùc roimhe nach leigeadh e le gnothuichean dol na b' fhaide ; agus le sàr rùn casg a chur air Rob, thug e Baile-chuidir air, far an robh móran tuatha aige. Chuir e e féin air an ceann, agus ged bu duilich e, b' éiginn doibh dol leis gu tigh Rob. A cheart là a ràinig an diùc agus a ghillean tigh Rob b' e latha tòrraidh a mhàthar e. Chunnaic Rob an diùc a' tighinn ; bhreithnich e mar bha a' chùis ; cha robh e comasach dha, chunnaic e, dol as. Is e a rinn e, bhuilich e a chlaidheamh-mór

air a shlios ; chaidh e am mach an coinneamh an diùc ; chuir e fàilt air, agus thug e taing dhà air son tighinn gu tòrradh a mhàthar, gun chuireadh—càirdeas ris nach robh sùil aige.

" Cha'n ann gu tòrradh na caillich a thàinig mi," ars an diùc, " ach air do thòir-sa, agus feumaidh tu a thiota dol leamsa do Pheirt."

" Cha bhiodh e eireachdail," arsa Rob, " gu'm fàgainn mo mhàthair chaomh gun a h-adhlac ; ach cho luath agus a theid am fóid oirre, ma 's cùis éigneach e theid mi leibh."

Thuirt an diùc gu'm faodadh a' chuid eile de na càirdean a h-adhlac, ach air a shonsan gu'm feumadh e falbh. Dh' aontaich Rob, ma b' fhìor, agus chaidh e ceum no dhà leis, nì nuair a chunnaic a pheathraichean agus a chàirdean eile, thòisich iad ri caoineadh, ri tuireadh agus ri bas-bhualadh.

An uair a chuala Rob so, agus a mhàthair air an eislinn, dh' at a chridhe ; thug e duibh-leum bho 'n chuideachd, 'gan saltairt fo 'chasan agus tharruing e a chlaidheamh. Tharruing an diùc a dhaga agus loisg e air. Thuit Rob, cha b' ann leis a' pheilear, ach gu fortanach gu'n do shleamhnaich a chas. An uair a chunnaic a phiuthar, bean Ghlinn-falaich gu'n do thilgeadh, mar shaoil ise, a bràthair, thug i gu grad leum mar leóghann, agus rinn i greim air an diùc air sgòrnan. A dh' aon draghadh thug i bhàrr an eich e agus chuir i a dhruim ri talamh. An deich mionaidean bhiodh e air a thacadh—oir

thug e dùbhlan do na bha mu 'n cuairt a greim fhuasgladh—mur bhi gu'n d' thàinig Rob e féin dìreach an uair a bha sùilean an diùc a' sginneadh am mach as a cheann.

Bha móran de na Griogaraich a chunnaic an diùc a' tighinn agus a chuir amharus mar bha, a thàinig dìreach air a' cheart mhionaid so. Leig iad leis, air comhairle Rob, dol dachaidh 'na chlùdan leth-thacte ; ach na'm faigheadh iad am miann, cha'n fhac e riamh grian no gealach as a dhéidh.

**Mar a mhiannaich Rob gearran bean a' bhaile.**

Beagan 'na dhéidh so bha Rob a' dol troimh Uachdartìre dlùth do Chraoibh, far am fac e air achadh gearran òg, bòidheach, a' ruideis agus a' sitrich. Thubhairt e ris féin na 'n ceannaicheadh airgead e gu'm biodh an gearran aige. Chaidh e steach do thigh-a'-bhaile agus dh' fharraid e an robh an gearran òg ud r' a reic. Cha robh fear-a'-bhaile a stigh, ach dh' aithnich an sgalag Rob, agus sheòl e stigh gu sìobhalt e do sheòmar anns an robh bean-a'-bhaile a' fuaigheal. Thuirt e rithe gu ciùin gu'n do ghabh e spéis do ghearran òg a chunnaic e air an achadh agus na'n còrdadh iad mu'n phrìs gu'n ceannaicheadh e e. Ghabh bean-a'-bhaile sraonas mór nuair chual i so.

" An e," ars ise, " an t-each a chaidh a bhriseadh air mo shon féin ? Cha cheannaich airgead e ; cum t'airgead a'd sporan."

Thainig a nis fear-a'-bhaile dhachaidh, agus dh' innis

an sgalag dà có bha stigh. Chuir e fios gu 'mhnaoi tighinn do 'n ath sheòmar. Dh' fharraid e dhith an b'aithne dhith có a bh' aice 'san t-seòmar-mhór.

" Cha'n aithne dhòmhsa," ars ise, " ach, co-dhiùbh, cha'n uasal e ; is ann a thàinig e a dh' iarraidh an eich ghrinn, cheanalta, a chaidh a bhriseadh air mo shon féin."

" A chaomhag nam ban," ars am fear, " ged dh'iarradh e thu féin b' fheudar dhuit dol leis ; am bheil fhios agad có th' ann ? Rob Ruadh ! "

Cha d' thubhairt a' bhan-tighearna tuilleadh. Chaidh fear-a'-bhaile steach ; chòrd e féin agus Rob mu phrìs an eich ; chaidh an t-airgead a phàigheadh sìos gu poncail, agus dh' fhalbh Rob leis an each.

### Rob an Gleann-urchaidh.

An uair a ruith aonta Rob air Baile-chuidir am mach, chaidh e air imrich do Ghleann-urchaidh, agus bliadhna no dhà an déidh sin ghabh e gabhail mhonadail bho Dhiùc Earra-Ghàidheal, teaghlach aig an robh mór spéis da. Bha e an so rè iomadh bliadhna, gun dìth gun deireas, agus e a' reamhrachadh na poit-chàil a nis agus a rithis á faing Dhiùc Athaill. An uair a chunnaic Athall so rinn e gearan ris a' Phàrlamaid air Earra-Ghàidheal, ag ràdh gu'n robh e a' toirt fasgaidh do mhèirleach a bha air chùl lagha. An uair a chuala Diùc Earra-Ghàidheal so dh' éirich e agus thuirt e ri Athall : " A Dhiùc, cha'n eil mise a' toirt do Rob Ruadh ach monadh agus uisge mar tha mi a' toirt do

fhiadh agus do earba na frìthe ; ach tha thusa 'ga chumail am feòil agus am min. Cha'n e so uile e, ach a réir coltais, is e do mhaor agus do bhàillidh ; oir cha'n eil fada o'n a thog e do mhàl air a leithid so de ghabhail."

Cha robh dol a nunn no a nall aig Athall ; cha b' urrainn da àicheadh gu'n robh so fìor ; agus fhuair Earra-Ghàidheal mór chliù air son a theòmachd.

An uair a ghabhadh Rob sogan cha robh dad a b' fhèarr leis na bhi ag ìnnseadh mar theasairg e a' bhan-tighearna.

### Mar theasairg Rob a' bhan-tighearna o làmhan a luchd-éigneachaidh.

Fhad 's a bha Rob an Earra-Ghàidheal cha robh beinn no bealach, cùil no fròg, uaimh no garadh, nach do shiubhail agus nach d' fhuair e am mach. Chaidh e aon fheasgar fogharaidh leis féin do Ghleann-éite, àite, gun bhreug a dhèanamh, far am faicteadh sealladh cho mòralach 's a tha an Albainn. Chìteadh a' ghrian mar mheall cruinn teine a' dol a laighe am measg nan tonn strìocte 'san iar, agus ag òradh mullach Chruachan Beann. Bha nàdur, mar gu'm b' eadh, a' cumail a h-analach a dh' éisdeachd ri ceileireadh nan eun, ri fuaim an tàibh, ri fann-gheum an laoigh agus ri langan an fhéidh. Bha Rob cho làn de 'n t-sealladh gun choimeas is gu'n do shuidh e air sgòrr creige. Thug e a bhoineid bhàrr a chinn mar ùmhlachd d' a Dhia, agus chuir e a chlaidheamh rùisgte tarsaing air a ghlùinean. Mu dheireadh, dh' fhalbh gach òradh, dh' eug gach faileas,

agus chaisg gach eun a ribheid. Chuir Rob air a bhoineid gu falbh, an uair ciod e a chual e ach glaodhaich boireannaich anns an àite ùdlaidh, fhàsail, uamhasach so. An déidh a ghlaoidh chual e monmhur mar gu'm biodh dithis a' bruidhinn. Chuir e a bhas r'a chluais feuch an deanadh e am mach cia as a thàinig an guth. Chual e sgreuch eile fad as agus chuir e roimhe gu'm biodh e aig bun na cùise. Cha robh an rathad soirbh ; ach, soirbh no doirbh, b' e 'n t-aon nì le Rob e an àm gàbhaidh. Ràinig e a nis lèanag bhòidheach am meadhon na coille. Cha robh guth r'a chluinntinn, agus is e a rinn e, leig e e féin 'na shìneadh am measg an fhraoich. Dh' éirich a nis a' ghealach, ban-righinn na h-oidhche, agus cha chluinnteadh ach a' ghobhar-athair, agus sèimh-luasgadh nan craobh ag aoradh do 'n Tì mhór, mhath. Cha b' fhada bha Rob 'na shìneadh an uair a chunnaic e dithis dhaoine a' tighinn am mach as a' choille, agus iad a' cònsachadh gu dìorrasach. Chual e fear dhiubh ag ràdh : " Ciod e a their a h-athair ruinn ? Is olc an gnothuch e."

" Is coma leam ciod e a their e," ars am fear eile, " tha a nighean fo m' mheachainn-sa."

" Tha dòchas agam nach eil e a'd bheachd a mi-ghnàthachadh," ars a' cheud fhear, " a' bhaintighearna ruiteach, chùirteil, mhalda."

" Bi sàmhach," ars an dara fear ; " ged chuidich thu leam a goid air falbh, cha'n eil tuilleadh de do chomhairle a dhìth orm. Bidh tuilleadh mu 'n chùis nuair gheibh sinn do Shasunn. Tha mo ghille air

tilleadh agus fhuair e am mach gu'n d' thug a h-athair dùil-thairis agus gu'n do thill an tòir dhachaidh."

Cho luath agus a chaidh iad a steach do 'n choille dh' éirich Rob agus lean e iad ; ach bha a' choille cho tiugh is gu'n do chaill e iad. Ghabh e a nis dorran nach do bhruidhinn e riù. Chuir e a dhruim ri daraig agus thòisich e ri beachd-smaoineachadh. Bha leth amharus aige nach bu daoine talmhaidh idir a chual agus a chunnaic e anns an àite fhàsail ùdlaidh so, ach sìochairean. Cha robh e fada mar so nuair chual e a rithis glaodh cianail boireannaich dlùth dha. Ruith e a chlisgeadh gus an taobh as an d' thàinig e. An déidh rùraich agus rannsachaidh troimh phreasan agus troimh dhrisean thàinig e, mu dheireadh, gu seana chaisteal air mullach creige, far nach robh a chòmhnuidh fad iomadh bliadhna ach ròcaisean is fithich is cailleachan-oidhche. Chual e a nis osnadh chianail o 'n taobh a stigh ; ach dorus no bealach air am faigheadh e steach cha robh ann. Mu dheireadh, fhuair e am mach fròg aig bun a' bhalla ; dh' èalaidh e a steach air a mhàgan gu fòil; tharruing e a bhiodag, agus chuir e roimhe nach fàgadh e cùil no giall gun rannsachadh. Cha deachaidh e fada air adhart nuair chual e an dithis dhaoine a' cònsachadh agus a' deasbaireachd, agus an àite eile de' n aitribh osnaidhean cianail, muladach. Smaoinich e gu'n rachadh e anns a' cheud dol am mach far an robh an neach a bha 'na éiginn. A steach ghabh e, agus có bha an so ach baintighearna bhòidheach, lurach, 'na sìneadh 'na h-aonar air feur-saidhe. An uair a chunnaic

i Rob, thug i sgreuch aisde mar gu'n rachadh a gonadh.

"Có, no cia as duitse ?" thubhairt i ; "le d' bhiodaig air chùl dùirn a' tighinn g'am mharbhadh ?"

"Cha'n ann g'ad mharbhadh, a bhaintighearna," arsa Rob, "ach a chum do theasairginn. Ma tha thu an cunnart, innis domh an aon fhacal có thu, agus ciamar thachair dhuit a bhi 'san àite ùdlaidh, fhàsail, uamhasach so."

An uair a chual i so dh' éirich i air a h-uilinn ; ach an uair a bheachdaich i air a' choigreach a bha cho fiadhaich coltas, cha chreideadh i gu'n robh e an da-rìreadh.

"Is ann a tha thu," thubhairt ise, "air tì mo mheallaidh."

"Cha'n eil mealltaireachd a'm chom," ars esan ; "is mise Rob Ruadh Mac-Griogair ; innis do sgeul a thiota agus bi aithghearr."

"Dia g'ad bheannachadh," ars ise ; "is mise nighean a' chinn-fheadhna so"—agus i 'ga ainmeachadh—"tha mi air mo shlad air falbh le Ridire Sasunnach. O, m' athair ! O, mo mhàthair !"

"Uist, uist," arsa Rob, "earb asamsa ; na fàg far am bheil thu, agus theid mise agus labhraidh mi ris an Ridire Shasunnach."

Chuir e a bhiodag 'na thruaill agus cha d' thubhairt e tuilleadh. Chaidh e gus an àite anns an cual e na daoine a cònsachadh. Bha iad fathast a' deasbad, agus an impis dol am badaibh a chéile air son mar thachair. Leum Rob a steach far an robh iad, agus

dh' fharraid e có iad aig an robh a chridhe no a dhànadas tuaireabadh a chur air an t-seana chaisteal ùdlaidh ud mu 'n àm so dh' oidhche. Ged bha Sir Seumas agus Percy agus triùir eile a stigh fo 'n armaibh ghlac ballachrith iad. Shaoil iad gu'm bu bhith mì-nàdurra, neothalmhaidh a thàinig orra. Mu dheireadh fhuair Sir Seumas de mhisneach fharraid : " Có thu féin, agus ciod a thug an so thu ? "

" Cia b' e air bith có mi," arsa Rob, " feumaidh tusa agus do chuideachd dol leam do 'n chaisteal thall ud ; oir dh' fhàg thu e gun bheannachd fhàgail aca."

Tharruing Sir Seumas a chlaidheamh ; agus, ma tharruing, tharruing Rob Ruadh a chlaidheamh féin. Thòisich a' chòmhrag. An dà mhionaid bha Sir Seumas 'na shìneadh air an ùrlar agus 'fhuil a' craobhadh air gach taobh.

An aair a chunnaic Percy an Ridire, a bha air a chunntas 'na fhear-claidhimh cho math 's a bha an Sasunn, air a leònadh ghabh e miapadh. Ach cha b' e sin do chàch e ; leum iad air Rob ; ach cha b' fhada sheas iad. Bha am mionach mu chasan dithis diubh am priobadh na sùla. Ghuidh Percy air Rob a nis gu'n caomhnadh e beatha Shir Seumas.

" Caomhnaidh mi, uasail cheanalta," arsa Rob ; " chuala mi na bha eadar thusa agus esan an nochd. Ma gheibh e a thoillteannas ; gheibh e bàs is tàmailtiche na tuiteam le claidheamh Rob Ruaidh. Feuchaidh mì féin r'a chreuchdan a dhùnadh. Falbh thusa agus faigh bàta chum agus gu'n aisigeamaid a' bhaintigh-

earna agus Sir Seumas agus na tha beò gu caisteal a h-athar. Cha ruig thusa a leas cùram no giorag a bhi ort."

An uair a cheangail Rob a suas creuchdan Shir Seumas, chaidh e air ais a dh' amharc na baintighearna, a bha an impis dol as a beachd leis an t-slacraich agus leis an iomairt a chual i.

" Gabh ciall is misneach, a bhaintighearna mhàlda," arsa Rob, " fhuair Sir Seumas duais a chealgaireachd ; agus cho luath agus a cheadaicheas sruth agus soirbheas bidh tusa aig taobh-teallaich t' athar."

Thàinig a nis a' chamhanach. Fhuaras am bàta. Chuireadh Sir Seumas agus a ghille 'na toiseach agus bha Percy agus a' bhaintighearna 'na deireadh, agus Rob eatorra agus an ailm 'na achlais, 'ga snìomh air bhàrr nan tonn agus mar chaitheadh i de shoirbheas air a sliasaid. An uair a bha an fhairge ag éirigh 'na beanntan agus 'na gleanntan ghuidh Sir Seumas leud a choise de thìr fhaotainn. Bha eagal a bu mhò na eagal a bhàthaidh air ; ach gheall Rob gu'n rachadh a bheatha a chaomhnadh.

Chunnacas a nis bho bhàrr-mullaich a' chaisteil bàta 'san t-sealladh agus i a' marcachd nan tonn mar bhalgan-béice.

" Ghearradh i cuinnlean coirce
Roimh a dubh-thoisich,
Aig ro fheabhas a stiùraidh."

Ràinig iad a nis an laimhrig.

" Sin agad do nighean, a Thighearna ——" arsa Rob Ruadh ; " shàbhail mise a beatha le m' bheatha féin a chur an cunnart. Na h-abradh bhur fine tuilleadh nach eil de chridhe aig Rob Ruadh Mac-Griogair na ni math an éiric uile."

" Fhir a' chridhe mhóir," ars an ceann-feadhna ; " is tu féin a th' ann, a Mhic-Griogair. Rinn thusa gnìomh mòralach ; agus so dhuitse mo làmhsa, mu'n teid móran làithean seachad gu'm faigh mise dhuitse maitheanas o 'n chrùn."

An uair a chunnaic an ceann-cinnidh Sir Seumas agus Percy, tharruing e a chlaidheamh gus an spadadh a thiota ; ach chaidh Rob 'san eadraiginn ag ràdh gu'n d' fhuair Sir Seumas a shàth de 'n chlaidheamh mar bha, agus gu'n do gheall Rob air 'onoir gu'n rachadh a bheatha a chaomhnadh ; agus air son Phercy dheth, gu'n robh e tur neo-chiontach agus 'na chulaidh-onoir air son a nighean a sheasamh.

Is ann mar so a bha. Thilgeadh Sir Seumas am prìosan car seachdain no dhà, agus an sin leig iad cead a chas da. Phòs Percy agus a' bhaintighearna, a thuit an trom ghaol air a chéile an uair a bha Percy air choimheadachd an tigh a h-athar mu'n do ruith Sir Seumas air falbh leatha.

An ceann beagan làithean fhuair Rob, mar ghealladh dha, litir-mhaitheanais. An uair a chunnaic e so, thug e thairis a ghabhail an Earra-Ghaidheal agus chaidh e air imrich gu shean eòlas, gu Baile-chuidir.

### Mar a chuir Rob oillt air fear a chasaid.

Am mach agus a steach mu 'n bhliadhna 1713 bha e air choimheadachd an tigh caraid, agus có a thàinig orra ach dithis Fhrangach a thàinig a réiteachadh an rathaid roimh 'n Phrionnsa. Bho 'n bha Rob daonnan air taobh nan Stiùbhartach, ghabh e os làimh an coimheadachd gu Loch-abar, agus as an sin do 'n Eilean-Sgitheanach, agus feadh uaislean an taobh-tuath.

Cho luath 's a thàinig so gu cluasan na Pàrlamaid chaidh fios a chur air Rob. Dh' innseadh dhà có e fear a chasaid : Mac-Dhòmhnuill Dhail-an-eas. Bha a' chùirt r'a cumail an là-arna-mhàireach ; ach chaidh Rob an oidhche roimhe gu tigh Mhic-Dhòmhnuill agus chuir e a leithid de eagal air is gu'n do theich e. Cha robh fianuis a nis an aghaidh Rob ; fhuair e mar sgaoil agus chaidh fear a chasaid a bhriseadh.

### Mar a thug Rob an car as an oifigeach.

Dh' éirich a nis cogadh Sheumais ; agus dh' éirich Rob agus a ghillean. An déidh blàr Shliabh-an-t-Siorraim gu sònruichte rinn Rob agus a dhaoine a leithid de sgàth agus de fhòireigneadh air muinntir an Rìgh anns gach àite anns an tachradh iad air is gu'n d' thàinig òrdugh ùr am mach 'na aghaidh féin agus an aghaidh gach mac-màthar d' a ainm is d' a sloinneadh gun eadar-dhealachadh. Thug so air Rob tàradh as agus e féin fhalach am bothan beag leth-chòmhdaichte le fraoch agus le creathaich aig bun stalla mhóir, fada o fhìorair.

Latha de na làithean 'na shuidhe ri taobh an rathaid dlùth do 'n bhothan so, thàinig buidheann shaighdearan air, le oifigeach air an ceann.

" Maduinn mhath dhuibh," ars an t-oifigeach.

" Mar sin duibhse, le 'r cead," arsa Rob ; " is math moch a tha sibh a' gabhail an rathaid."

" Seadh," ars an t-oifigeach ; " bha sinn fad na h-oidhche a' mèarsadh air feadh na dùthcha coirbte so gus am bheil sinn cho sgìth 's a ghabhas sinn."

"Tha an dùthaich so càileiginn doirbh air son uaislean a bhi 'ga siubhal feadh na h-oidhche," arsa Rob ; " is éiginn gu'm bheil ur gnothuch cabhagach ? "

" An urrainn duitse ìnnseadh dhòmhsa," ars an t-oifigeach," c' àit' am faighear robair agus reubal iomraiteach, Rob Ruadh Mac-Griogair no Caimbeul ? Bheirinn lethcheud gini air son greim fhaotainn air," ars an t-oifigeach.

" Is math is aithne dhomh an duine," arsa Rob ; " cha'n eil e fad o làimh ; ach cha tugainn comhairle oirbh dol na 's dlùithe d' a thigh ; oir tha gillean, a theagamh, 'nan sìneadh 'san fhraoch mu thimcheall a thighe ; agus is duine marbh gach mac-màthar agaibh mu 'm faic sibh có a rinn e. Cha'n eil dòigh air a ghlacadh ach le seòltachd ; agus air son na duaise a thairg sibh, gabhaidh mise orm féin a thoirt duibh air làimh an ùine gun bhi fada, gun urchair a chur à gunna."

" Ciod e, ma tà, an seòl a ghabhar air ? " ars an t-oifigeach.

" Cha'n eil ach aon seòl ann," arsa Rob. " Thug sibh fainear tigh-leanna beag ri taobh an rathaid mar thàinig sibh ? Falbhaibhse do 'n tigh-leanna, agus théid mise agus breugaidh mi leam leis féin e ; oir is toigh le Rob sgailc de 'n dram."

Bu bhinn an fhuaim an cluasan nan saighdearan facal a' chomannd ag iarraidh orra tionndadh air an sàil agus dol cho fad is an tigh-leanna.

Dh' fhalbh Rob d' a thigh beag féin. Chuir e air a bhiodag. Dh' iarr e air a ghillean rabhadh a thoirt do 'n dùthaich mu 'n astar so mu 'n cuairt, iad a thighinn a thiota, agus fuireach mar astar beag do 'n tigh-òsda, fo 'n armachd. Thug e féin a nis an tigh-òsd air. Dh' innis e do'n oifigeach gu'm fac e Rob Ruadh agus gu'n do gheall e bhi leò a thiota ; ach gu'm feumadh e na saighdearan agus na gunnachan fhalach ; oir, mur falaicheadh, nach rachadh a' chùis leò. Dh' aontaich an t-oifigeach. Chaidh na gunnachan a chur am preas, agus chuireadh na saighdearan do 'n t-sabhal.

Chum Rob an t-oifigeach a' seanachas a chum ùine thoirt d'a ghillean cruinneachadh, gus, mu dheireadh, an robh an Sasunnach a' gabhail fadail.

" Thoir dhomh mo dhuais," arsa Rob, " agus cumaidh mi mo ghealladh ; na biodh cùram ort."

" Cha'n fhaod mi sin a dheanamh, gus an coimhlion thu do ghealladh," ars an t-oifigeach.

" Bidh e an sin tuilleadh 's anmoch," arsa Rob ; " oir chì Rob gun deachaidh a bhrath, agus creachaidh a chàirdean mise, agus cha'n urrainn domh mo cheann a

thogail gu bràth 'san duthaich. Mur coimhlion mi mo ghealladh nach furasda an nì dhuibhse agus do bhur deich fir fhichead an t-òr a thoirt uam."

Cha robh so mi-reusonta leis an oifigeach. Chunnt e sìos lethcheud bonn òir air a' bhòrd. Chuir Rob a chròg mu 'n timcheall, agus chuir e 'na sporan iad, a' toirt móran taing dha.

" A nis," ars esan, agus e a' toirt a làimhe dha, " tha Rob Ruadh Mac-Griogair agad air làimh mar gheall mise ; cum e ma tha e a'd chomas."

Leis an so am mach ghabh e agus thug e am bruthach air far an robh a ghillean fo 'n airm. Faodaidh sinn a smaoineachadh nach robh an t-oifigeach gun dorran ; ach chunnaic e nach robh stà dha dol na b' fhaide.

**Basbalreachd eadar Mac-Nèill Bharra agus Rob.**

Bha Mac-Nèill Bharra 'na fhear-claidhimh ainmeil, agus cho fearail, neo-sgàthach ri duine a rugadh. Chual e iomradh air Rob agus chuir e roimhe fheuchainn. Chaidh e a dh' aon ghnothuch gu Both-chanan far an cual e an robh Rob. An uair a ràinig e, dh' ìnnseadh dhà gu'n robh Rob aig faidhir 'na leithid so a dh' àite. Am mach ghabh Barra air a thòir. Cha b' fhada chaidh e an uair a choinnich buidheann mharcaichean e. Dh' fharraid e dhiùbh am b' fhiosrach iad an robh Rob Ruadh Mac-Griogair aig a' mhargadh.

" Tha e an so," arsa Rob, agus e a' freagairt ; " ciod e do ghnothuch ris ? "

" A Mhic-Griogair," arsa Fear Bharra, " cha'n fhaca

mi riamh roimhe thu ; ach chuala mi gu leòir mu d' thimcheall. Is mise Mac-Nèill Bharra, agus thàinig mi a dhearbhadh gur mi fear-claidhimh is fèarr na thu."

Sheas companaich Rob far an robh iad, agus an uair a chual iad gnothuch a' choigrich, rinn cuid diubh glag mór gàire.

"A Thighearna Bharra," arsa Rob, "cha'n eil mise a' cur teagaimh 'nur facal ; ach cha'n eil a mhiann orm a dhearbhadh ; oir cha do tharruing mi mo chlaidheamh riamh gus an àm so gun aobhar."

"Tha eagal ort ; cha'n eil annad ach gealtair," arsa Barra ; "is ann an cainnt a tha do threuntas."

"Thig a bhàrr muin t' eich, ma tà, agus gheibh thu tuilleadh is cainnt," arsa Rob.

Thug Rob srian 'eich do làimh aoin d' a chompanaich ; thug Mac-Nèill srian 'eich d' a ghille. Tharruing Rob a chlaidheamh ; tharruing Mac-Nèill a chlaidheamh, agus thòisich an t-slacraich. Ach, ma thòisich, cha b' fhada gus an robh aobhar-aithreachais aig Mac-Nèill ; oir cha mhór nach do sgar Rob a ghàirdean deas bho 'n ghualainn. Ghabh e a leabaidh an Cill-earn, agus bha e ràidhe na bliadhna mu 'm b' urrainn doibh a ghluasad.

### Rob aig crìch a làithean.

Bha Rob Ruadh a nis air fàs lag agus aosda. Chunnaic e gu'n robh a chrìoch dlùth, agus ghabh e a leabaidh. An uair a bha e gu tinn thàinig duin-uasal g'a amharc aig an robh cònspaid ris roimhe so. Rinn e guth aig

an dorus, agus thubhairt e gu'm bu mhath leis Rob fhaicinn. Leigeadh fios gu Rob.

"Togaibh suas mi," arsa Rob ri 'ghillean; "cuiribh orm an deise is fèarr a th' agam; faighibh mo chlaidheamh-mór agus mo bhiodag agus togaibh do 'n chathair-mhóir mi. Cha'n fhaic am balach gu bràth Rob Ruadh air a leabaidh-bhàis."

Rinn iad mar dh' iarr e. Dh' fhàiltich e a sheana charaid. Labhair iad car tacain agus ghabh iad cead d'a chéile.

An uair a dh' fhalbh e thubhairt Rob: "Tha an t-àm air tighinn; togaibh do 'n leabaidh a rithis mi. Cuiribh a stigh am pìobaire, agus am feadh is a bhios an anail annam cluicheadh e: 'Cha till mi tuilleadh.'"

Rinn iad gu dìleas mar dh' iarr e, agus an ceann ùine gun bhi fada, thug e suas an deò. Thachair so anns a' bhliadhna 1735 aig Ionbhar-loch-làirig beag am bruthaichean Bhaile-chuidir, far am faicear a leac gus an là an diugh, agus dealbh claidhimh oirre.

*Crown 8vo., 116 pp.; Price, 1s. 6d. Net.*

GUIDE TO

# Gaelic Conversation

AND

# Pronunciation.

BY LACHLAN MACBEAN.

---

## OPINIONS OF THE PRESS.

"We live in an age of handbooks of phrases and dialogues, and that which Mr. MacBean has provided for those who wish to speak Gaelic, occupies a high place in that department of literature. It is refreshing to read its pure idiomatic Gaelic and to realise how adequate the old language is to meet the demands of modern civilisation. The student who has mastered these two works of Mr. MacBean will have a far more extensive and accurate knowledge of the language than is possessed by many of those whose mother tongue it is. The work is singularly judicious and comprehensive, and we commend it to all students of Gaelic who wish to know the language, not merely to read, but also to speak it."—*Glasgow Herald.*

"Arranged in the form of a phrase book, giving the orthoepy so far as that can be indicated by letters, and especially useful is the list of idiomatic phrases." —*Dundee Advertiser.*

The 'Guide to Gaelic Conversation,' based to some extent on the general style of phrase-books, s a book of 116 pages, and contains dialogues, phrases, letter forms, and vocabularies, and could not fail of proving exceedingly useful in the hands of tourists and visitors."—*Stirling Observer.*

